# BREEZES FROM THE WEST

BY

JOHN MAC CORMICK

EDITED BY M. MAC FARLANE



PAISLEY: ALEXANDER GARDNER
Publisher by Appointment to the late Queen Victoria
1908

# OITEAGAN O 'N IAR


LE

IAIN MAC CORMAIG

FO LÀIMH CHALUM MHIC PHÀRLAIN





PAISLIG: ALASDAIR GARDNER

*Clodh-bhuailtear do 'n Bhan-rìgh Victoria nach maireann*

1908

# CLÀR-ÌNNSIDH.

# OITEAGAN O 'N IAR.



## AM BÀILLIDH MABACH 'S AM MUILLEAR CROTACH.

BHA còrr agus dà mhìle de shluagh an Sgìreachd Chill-nam-Manach ; ach cha robh eadar dà chloich na sgìreachd sin dithis eile cho grànda ri Eóghan Muillear 's ris a' Choirneal Bhàn, am Bàillidh. Theireadh am Bàillidh fhéin nach fhac e riamh duine cho grànda ri Muillear an Dùin-bhàin ; is theireadh am Muillear, air an làimh eile, gu 'm b' iomadh coigreach a chuir suas dachaidh an Sgìreachd Chill-nam-Manach, ach fhad 's a rachadh a chuimhne fhéin air a h-ais—agus b' e sin leth-cheud bliadhna—nach robh a h-aon riamh innte cho grànda ris a' bhàillidh. Ach mu 'n d' thubhairt Iain Ruadh greusaich e : "Na 'n sealladh iad orra fhéin anns an sgàthan, cha chreid mise gu 'm biodh e ro fhurasda do 'n dara fear an t-urram a thoirt do 'n fhear eile." "Tha Eóghan Muillear," ars esan, "agus croit air

tighinn air le bhi criathradh na mine, agus tha a' bhraoisg a chuireas e air fhéin a chumail na sadaich as a shùilean, air leantainn buileach ris. Tha 'm bàillidh, air an làimh eile, cho spìocach 's gu 'm bheil mulainn an déigh tighinn air le bhi 'ga lùbadh fhéin a dhol do thigh nan cearc a rùrach nan uighean."

Ach ged a bha sin mar sin a thaobh a' bhàillidh agus a' mhuilleir le chéile, cha robh dithis bhan fad na sgìreachd a bu bhrèagha na bean a' mhuilleir agus na bean a' bhàillidh. Bha bean a' mhuilleir 'na boireannach òg, snasmhor, cho fad bho dheich bliadhna fichead 's a bha 'm muillear fhéin os cionn leth-cheud. Bho mhoch gu dubh chluinnteadh guth a ciùil cho binn ri smeòraich air craoibh; is bha Eóghan Muillear 'ga mheas fhéin mar an aon duine bu shona 'san dùthaich, gu 'n d' amais a leithid de mhnaoi air. Ach 's ann a theireadh cuid de na coimhearsnaich gu 'n do phòs Màiri Bhàn Muileann an Dùin, is nach b' e Muillear an Dùin. Ach bitheadh sin 's a roghainn da, bha Màiri cho toilichte 's a bha 'n latha cho fada.

A nis, chaidh iomradh am mach gu 'n robh Eóghan a' gleidheadh briuthais anns a' mhuileann. Cha 'n 'eil teagamh nach fhaighteadh làn slige de 'n stuth làidir an tigh Eóghain nuair nach fhaighteadh an aon tigh eile 'sa bhaile e; is có b' fheàrr 's a b' fhaide a dh'fhalaicheadh

briuthas na 'm muillear; is cha bhiodh a' phoit dhubh gun bhi air ghleus cho dlùth do 'n àth-thigh. Ràinig gach nì dheth so cluasan a' bhàillidh. Is iomadh breug choltach a ràinig riamh iad; agus mar a dh'éireadh do dh'iomadh h-aon de 'n t-seòrsa, no de sheòrsa a' bhàillidh fhéin, cha b' e idir dol a stigh air an dàrna té is tighinn am mach air an té eile a dhèanadh iad, ach dol a stigh agus fuireach a stigh.

So ma tà, mar dh' éirich do bhriuthas muillear an Dùin; agus is iomadh ìnnleachd mhath a dh' fheuch am bàillidh mabach air am muillear bochd a bhrath. Bha e smaointinn gu 'n robh fàileadh a' chaochain á toit na h-àtha fhéin; is nuair a gheibheadh e gloine de 'n stuth làidir an tigh a h-aoin de 'n tuath—rud a gheibheadh e tric gu leòir, 's a gheibheadh tuille 's tric air son tilleadh dhachaidh leis fhéin—'s gann nach abradh e gu 'n robh e ag aithneachadh blas an eòrna mhóir a chinn an àtach a' bhuntàta an achadh an t-sruthain. Is iomadh sràid shleamhainn, mhoch agus anamoch, a thug e do 'n mhuileann féin, agus is iomadh gloine mhath a fhuair e ri linn dol an rathad.

"Théid mis' an urras," mu 'n d' thubhairt Dùghall òg e, "mur a bheil poit dhubh aig a' mhuillear a dhèanamh uisge-bheatha gu 'm bi deagh phoit dhubh aige a ghleidheadh uisge-bheatha nuair a bhios am bàillidh aige."

Agus 's ann dhà a b' fhìor. Is iomadh poit dhubh nach gleidheadh uiread ris aig iomadh àm. Is nuair a gheibheadh e anail an déigh a dheagh ghloine chur thairis, theireadh esan—

"Ma 's i 'n Aird-bheag a tha 'n sud, Eóghain, cha deach mòran de dh' uisge 'n Dùin g' a baisteadh."

Ach bu mhiann leis a' bhàillidh fhaotainn am mach an deach mòran de dh' eòrna 'n Dùin g' a dèanamh, cho math ri uisge 'n Dùin g' a baisteadh. Cha robh ìnnleachd a ghabhadh cleachdadh nach d' fheuch e air son briuthas an Dùin a bhrath. Bu duilich an rud nach robh ann fhaotainn; ach bha 'n nì air a chur cho domhain 'na cheann le cuid aig an robh farmad ris a' mhuillear bhochd 's nach gabhadh e cur as. Leis a sin thigeadh am bàillidh aig àman iomchuidh agus mi-iomchuidh mu 'n cuairt a' mhuilinn cho seòlta ri aon sionnach a thàinig riamh a shealg air grunnan ghèadh a bhiodh 'nan laighe air an dùnan. Ach mu dheireadh thall, 's ann a thòisich am muillear air smaointinn gu 'm b' ann a bha 'm bàillidh tighinn tuille 's tric, gu seachd sònruichte nuair bhiodh e féin bho 'n tigh.

A nis, b' e Eachann na Coille, mar theireadh iad ris, a chuir briuthas a' mhuilleir an ceann a' bhàillidh, ged is tric a chuir am muillear fhéin 'na bheulan agus 'na cheann, cuideachd,

iomadh gloine mhath de 'n stuth a chaidh a dhèanamh 'sa bhriuthas, ma bha briuthas ann: an rud nach robh. Ach cha robh mucan 'san dùthaich cho reamhar ri mucan a' mhuilleir. Cha do sheas aig faidhir, iomadh bliadhna roimh 'n àm ud, gamhna cho math ri gamhna a' mhuilleir, agus, barrachd air a sin, bho 'n a chuir uisge Loch-a'-ghlinne cheud char de roth mór a' mhuilinn, cha robh a ghàirneal falamh de 'n mhin a b' fhèarr. Leis a sin shanntaich Eachann cuid a' mhuilleir bhochd; is cha do smaointich e air aon ìnnleachd a b' fhèarr air am muillear a chur air falbh na chur an ceann a' bhàillidh gu 'n robh àth a' mhuilinn cho tric a' teasachadh na poite duibhe 's a bha i a' cruathachadh an t-sìl: rud a bha barail làidir aig Eachann e fhéin ann. Ach a' bharail a bhios aig duine air fhéin 's i bhios aige air a choimhearsnach; agus 's ann mar sin dh' éirich do dh' Eachann na Coille; agus cha 'n 'eil teagamh na 'n d' fhuair e seilbh air muileann an Dùin aon gheamhradh fhéin nach b' iomadh poca mine rachadh dhachaidh gun an tomhas ann.

Ruigeadh e 'm bàillidh latha 'n déigh latha. Naigheachd ùr an diugh aige, is naigheachd ùr eile am màireach. Na 'n rachadh am muillear a dh' ionnsuidh a' bhaile le pige a dh' iarraidh a làn de dh' ùilleadh nam piocach, 's ann gu bàta

Dhùghaill Bhàin a rachadh e le pige uisge-bheatha g' a thoirt do Ghlascho. Na 'm faiceadh e buideal cabhraich an cùil 'sam bith an tigh a' mhuilleir, 's e uisge-beatha bhiodh ann. Cha robh pige no botul falamh 'san dall-uinneig no 'n àite fo chromadh an tighe nach robh làn de dh' uisge-beatha, aig Eachann, gus nach mór nach robh e cur na daoraich air a' bhàillidh gun aon sileadh thoirt dhà; agus 's e sin bu trice dhèanadh e ged bhiodh e aige; chionn bha e cho spìocach 's a bha e cho bradach.

Ach aon latha sin thuirt am bàillidh ri Eachann—

"A nis, Eachainn, feuchaidh sinn ìnnleachd ùr an nochd. Tha fhios agad tha e fada an aghaidh an lagha agus an aghaidh riaghailt na h-oighreachd, cuideachd, a bhi dèanamh uisge-bheatha air an dòigh so; agus ged a dh' fhaodainnse ceum bu dìriche na so a ghabhail air son a' phoit dhubh fhaotainn am mach, ma tha i ann, tha e ceart, an toiseach, bonn is làidriche na barail a bhi agam gun gharbh rannsachadh a dhèanamh, agus an déigh sin a bhi air mo mhealladh 's air ùbraid a thogail feadh na dùthcha. Théid thusa, ma tà, far am bheil am maor bàn, agus abradh tu ris fios a chur air Eóghan Muillear mu dheich uairean an nochd air son gnothaich shònruichte bhuineas dhòmhsa.

Cha do phàigh am maor màl na leth-bhliadhna so chaidh fhathast, is nì e rud 'sam bith air mo shon. A nis, tha Màiri Bhàn, bean a' mhuilleir, air m' aodann gach latha air son croit Iain Mhic Alasdair a thoirt do Dhùghall, a bràthair. Nuair a dh'fhalbhas am muillear am mach théid mise steach. Gabhaidh mi mar leisgeul air son tighinn an rathad cho anamoch gu 'n robh mi fhéin is na gillean a' sealltainn as déigh nam fear Gallda a tha togail an tigh-sgoil, 's a chuir an t-àmh an abhainn a' ghlinne an oidhche roimhe ; is ri linn tighinn cho faisg air an tigh, gu 'n do smaointich mi gu 'n tiginn a stigh a dh'innseadh dhith gu'm bheil Dùghall ris a'chroit fhaotainn ; is ciod è fios, leis an t-sodan a bhios 'na ceann, agus Eóghan am mach, nach toir i dhomh eachdraidh na poite duibhe gu maol, marbh, am beachd nach bi 'n còrr uime. Ciod è mar a fhreagradh sin, Eachainn ? "

"Cha chuala mi riamh na 's fèarr," ars Eachann. "C' àit' an cinneadh ìnnleachd mur a cinneadh i 'n ceann bàillidh ; ach gabhaibh mo leisgeul, a bhàillidh ; 's e tha mi ciallachadh có 'n ceann 'san dùthaich 'san cinneadh ìnnleachd mhath mur a cinneadh i 'nur ceann fhéin, tha làn foghluim is ionnsachaidh. Is iomadh duine chuir sibh as an dùthaich riamh ; ach 's e tha mi a' ciallachadh, le 'r cead, gur h-iomadh

*droch* dhuine chuir sibh air falbh riamh ; agus cha 'n fhad gus am bi muillear an Dùin air ceann rathaid, cuideachd."

Bha Eachann a' gabhail air a bhi fuathasach dìleas do 'n bhàillidh ; ach mar a dh' éirich do dh' iomadh neach eile 'san dùthaich, bha bharail fhéin aige air 'na chridhe ; is cha b' urrainn a theanga a' bharail sin fhalach air uairean.

Ach, co-dhiùbh, dh' fhalbh Eachann agus thug e aghaidh air tigh a' mhaoir bhàin ; agus mar a bha 'm fear a bh' anns an sgeulachd—" ma b' fhada bhuaith e, cha b' fhada 'ga ruigheachd e." Bha ghaoth 'na chùl, co-dhiùbh, agus, barrachd air a sin, bha 'n toil-inntinn a bh' air, am beachd gu 'm biodh e gu goirid 'na mhuillear 'san Dùn, a' toirt sparraidh mhaith dhà air aghaidh. An àm dol seachad air a' mhuileann, ars esan 'na inntinn fhéin—" Dìreach aon ràidh eile agus bithidh tusa, mhuilinn an Dùin, air mo shealbh-sa, le d' roth mór, 's le d' thrabhailt, 's le d' àith."

Nuair a ràinig Eachann tigh a' mhaoir, liubhair e theachdaireachd, agus dh' fheuch am maor bàn ri iarrtas a' bhàillidh a chur an céill cho math 's a dh' fhaodadh e, mar a chì sinn.

Mu dheich uairean air an oidhche sin fhéin bha 'm muillear 's a bhean 'nan suidhe gu socrach, sàmhach, taobh na cagailt. Bha 'n crùisgean dubh gu dreòsach an crochadh ri posta na

leapach; Màiri cur nan lùban mu dheireadh an sròin stocaidh; Eóghan is bus feadaireachd air, a' sgrìobadh slatan caoil; agus bha a' phoit chabhraich air son na suipearach a' plosgail air slabhraidh os cionn an teine; nuair a thàinig teachdaire steach bho 'n mhaor ag iarraidh Eóghain air son gnothuich shònruichte; agus ged a bha e glé dhuilich le Eóghan a thigh fhéin fhàgail mu 'n àm ud de dh' oidhche, cha bu luaithe shluig e a chabhraich na am mach thug e.

Chrann Màiri an dorus agus, le osainn thruim, shuidh i taobh an teine 's a làmh fo a leth-cheann a' sealltainn 'sna h-éibhlean; agus anns na smaointean troma bh' aice mu 'n ghnothuch shònruichte air son an deachaidh Eóghan a thoirt air falbh bho thigh fhéin mu 'n àm ud de dh' oidhche, chuala i plub an lochan a' mhuilinn, agus an sin ràn agus osnaich a chuir oillt oirre. Dh' éirich i le cabhaig gus an dorus chùil, 's i 'n dùil gu'm b' e Eóghan a bh' ann air tilleadh agus air tuiteam anns an lochan an déigh dol iomrall 'san dorcha. Ach an uair a dh' fhosgail i 'n dorus, có thàinig a' spàgail a steach m' a h-aghaidh 's m' a h-aodann ach am bàillidh, agus ceud mìle sruth as bho mhulach a chinn gu bonn a chas.

"A shean shlaightire bhradaich," arsa Màiri anns a' cheud chrathadh ris, "ciod è thug an so

thu mu 'n àm so dh' oidhche, agus fhios agad nach 'eil fear mo thighe a stigh. Tha mi nis a' tuigsinn gur h-iad t' ìnnleachdan 's do thratan a thug air falbh an nochd e; agus till an taobh a thàinig thu cho luath 's a rinn thu riamh."

Bha 'm bàillidh 'na sheasamh air an stairsneach, 's e air chrith leis an fhuachd 's leis an eagal còmhla; agus is gann a bheireadh Màiri dhà ùine air bruidhinn ged a b' urrainn da—an rud nach b' urrainn.

"Bha mi—bha mi——" ars esan.

"Bha thu—bha thu——" arsa Màiri; "bha thu an lochan a' mhuilinn, agus ma dh' fheuchas tu ri ceum eile thoirt a steach an so, bithidh tu ann a rithis agus an comhair do chinn, cuideachd, an àite bhi 'n comhair do chas mar a bha thu cheana."

"Ubh, ùbh, a Mhàiri, nach éisd thu," ars am bàillidh; "bha mi dìreach sgrìobag rathad na h-aibhne sealltainn as déigh nan clachairean Gallda ud a tha glacadh a' bhradain; is bho na bha mi tighinn dlùth do 'n tigh, smaointich mi gu 'n tiginn a dh' ìnnseadh dhuit gu 'm bheil Dùghall do bhrathair ri croit Iain Mhic Alasdair fhaotainn. Chaidh mi iomrall 'san dorcha is thuit mi 'san lochan gus an d' ràinig an t-uisge mo dhà chluais, mar tha thu a' faicinn."

"'S iomadh droch rud a ràinig do dhà chluais riamh," arsa Màiri, "is ged a bhiodh an dà

dhiubh bodhar greis, cha bu mhisd an gnothuch dad e. Bi mach; bi mach 'sa mhionaid!"

Ach am mach cha rachadh am bàillidh air a h-àilgheas; agus 'nuair a chunnaic Màiri so, thog i breacan mu ceann agus, le fòid teine 'na làimh, thug i orra tigh a' mhaoir bhàin.

Chunnaic am bàillidh gu 'n robh an ceòl feadh na fidhle. Cha robh aige ach a bhi spaidsearachd air an ùrlar gun fhios ciod è dhèanadh e; ach co-dhiùbh, seach dol dhachaidh fliuch, agus, air son a' chuid a b' fhèarr a dhèanamh de 'n chuid bu mhiosa, chuir e dheth a h-uile stiall aodaich a bh' air agus, an uair a dh' fhàg e 'n crochadh e ri cùl cathrach mu choinneamh an teine, thug e closaid bheag a' mhuilleir air, agus dh' fhalbh e laighe.

Leanaidh sinn a nis Màiri. Nuair a ràinig i tigh a' mhaoir, is a h-uile duine air dol mu thàmh, thug i aon leth-dusan buille air an dorus, a thug air na coin a bha stigh a bhi donnalaich gus an do shaoil a' chuideachd gu 'n robh an tigh mu 'n cinn. Cha robh duine fo chromadh an tighe nach robh aig an dorus còmhla; agus an nuair a fhuair Màiri a stigh, dh' aithnich am maor gu 'n robh stoirm 'na malaidhean agus gu 'm bu shuarach Coire-Bhreacain seach i nuair a thòisicheadh i.

"Ubh, ùbh, a Mhàiri," ars esan, "ciod è ghluais ort an nochd?"

" Sin agad dìreach a' cheart cheist a bu chòir dhòmhsa chur ortsa," arsa Màiri. " Tha mi deagh chreidsinn gu 'n do ghluais orm an nochd pàirt de d' thratan-sa, rud a ghluais air gach dàrna fear no bean 'san dùthaich bho 'n cheud latha shuidh thu innte. Ciod e 'n éiginn mhór anns an robh thu nuair a thug thu 'n duine agam air falbh bho thigh fhéin air druim a' mheadhon-oidhche ? "

" Ud, a Mhàiri," ars am maor, " cha 'n 'eil dad cèarr. Tha gnothuch sònruichte agam fhéin is aig Eóghan is aig a h-aon no dhà eile ri dhèanamh moch 'sa mhaduinn ; is chum 's gu 'm biodh Eóghan na bu ghoireasaiche, chuir mi fios d' a ionnsuidh an nochd fhéin ; is tha e 'na chadal gu sàmhach, socrach 'san t-sabhull."

" 'Na chadal gu sàmhach, socrach 'san t-sabh-ull ! " arsa Màiri, " mu thuaiream mìle d' a thigh fhéin ! Shaoilinn gur e gnothuch sònruichte bh' ann gu dearbh ; ach, co-dhiùbh, cha 'n 'eil e ciallachadh dad dhuibhse 's nach e. Càraich coinneal 'san lòchran a rinn an cèard mór duit an uiridh air son a bhi liubhairt nam bàirlinnean 'san oidhche, agus thig agus leig Eóghan am mach as an t-sabhull. Ma tha feum agad air, gheibh thu 'sa mhaduinn e air a theintean fhéin. Thig dìreach air a' mhionaid so, agus bi tachas do chinn nuair a dh' fhalbhas mise 's Eóghan."

Chunnaic am maor nach gabhadh Màiri diùlt

no doicheall. Dh' fhalbh e leatha dh'ionnsuidh an t-sabhuill; ach nuair a ràinig iad an sabhull, cha robh aca ach an gad air an robh an t-iasg. Cha robh ri fhaicinn de Eóghan ach an lag a rinn e le dhruim 'san fheur. Thuig am maor gur e teicheadh dhachaidh a rinn e; agus théid mise 'n urras gu 'n do thachais e chiabhagan an sin, agus nach b' ann air a shocair; a chionn neach air bith, cha 'n e mhàin muillear na sgìr-eachd, a bhi diùltadh òrduighean a' bhàillidh "bus mu 'n fhiacail" mu 'n d' thubhairt e fhéin e.

"Théid mise 'n urras," ars esan, "nach cìr thusa, Mhàiri, ceann liath 'sa mhuileann air son so. Ach gun stad no seasamh ruigidh mise *teintean Eóghain*, mu 'n d' thubhairt thu fhéin e, agus mu 'm fàg mi e, cha chreid mi nach moll a bhios air a' mhuillear chrotach de dh'aithreachas no chaochladh air son a thùirn an nochd."

Ghlaodh e ris an sgalaig, agus dh' fhalbh iad fhéin is Màiri, gualainn air ghualainn, gu muileann an Dùin; agus fhad 's a bhios iad a' gabhail ceum air an aghaidh, bheir sinn sùil an rathad Eóghain, agus, mar an ceudna, a' bhàillidh.

Tha e coltach nach robh Eóghan fada 'na shìneadh am measg an fheòir 'san t-sabhull, 'nuair a thòisich e air smaointinn ciod è idir a b' aobhar e bhi air a thoirt air falbh bho thigh fhéin nuair bu chòir dha bhi 'na leabaidh. Na 'm

biodh aon duine eile féin anns a' bhaile air a cheart chur chuige, cha bhiodh an gnothuch cho iongantach leis; "ach agam," ars esan ris fhéin, "a bhi air mo chois am màireach mu 'm blais an t-eun an t-uisge, a bhreacadh na cloiche, agus an déigh sin dusan boll eòrn' agam ri 'm bleith do dh' fhear a' Choire."

Ach mu 'n d' thubhairt am bàrd e—"Trì nithean a thig oirnn gun iarraidh, 's iad eagal is iadach is gaol;" agus tha e glé choltach gu 'n d' thàinig an trì còmhla air Eóghan an oidhche ud. Agus gun mhòran ùine chur seachad am measg feòir a' mhaoir dh' éirich e. Agus an uair a chrath e e-fhéin, am mach ghabh e agus thug e aghaidh air an tigh. Tha e glé choltach gu 'n deach e fhéin is Màiri seachad air a chéile, ged nach do thuig an dàrna h-aon gu 'm b' e 'n t-aon eile bh' ann.

Nuair a ràinig Eóghan an tigh, fhuair e 'n dorus sìnte suas fosgailte.

"Leth na bochdainn!" ars esan ris fhéin, "ciod è tha so a' ciallachadh? Nach do dhruid Màiri an dorus air mo shàil, is nach cuala mi 'n glag a thug an crann, 's mi sìos an cabhsair; is leis a sin, có b' urrainn fhosgladh, mur a fosgladh Màiri fhéin e?"

Ghabh Eóghan a stigh air a shocair fhéin. Sheas e air meadhon an ùrlair is sheall e mu 'n cuairt air.

"Nach b' i so mo bharail daonnan," ars esan; "aodach a' bhàillidh 'ga chumail blàth ris an teine. Nach beag fiughair a bha ri Eóghan a thilleadh an nochd. Ach, co-dhiùbh, ma ràinig am bàillidh mo thigh-sa, 's mi fhéin am muigh, nach ceart an gnothuch dhòmhsa a phàigheadh mu chlàr a dhèanamh."

Leis a sin chuir Eóghan dheth aodach fhéin agus chàraich e air a h-uile bad de dh' aodach a' bhàillidh. Thug e sràid no dhà air an ùrlar feuch ciamar a shealladh e 'na bhriogais ghoirid, stocainnean fada, buidhe, agus deacaid sgiobalt sealgair. Nuair a phutanaich Eóghan e fhéin, dh' fhalbh e is dhruid e 'n dorus as a dhéigh.

Is gann a ràinig e cheann uidhe 'nuair a dhùisg am bàillidh; thug e sùil do mhulach an tighe mar nach biodh cuimhne aige c' àit' an robh e; agus an sin, mar gu 'n tigeadh e chuige féin 'sa mhionaid, thug e cruinnleum a nall air an ùrlar.

"Tha mi air mo neo-thraing," ars esan; "m' aodach tioram seasgair; 's có chreideadh gu'n robh e 'n nochd fhéin air fhalcadh an lochan a' mhuilinn. Ach ciod è chuir m' aodach-sa làn de shadaich mine? Aodach a' mhuilleir!" ars esan, 's e toirt sad air bad an déigh bad dheth do chùil na mòna. Thug e sràid no dhà feadh an ùrlair 's e rùisgte, is a' cur dheth mar gu 'm biodh an tigh làn. Ach, co-dhiùbh, mar gu 'n smaointicheadh e gu 'm feumadh e dol

dachaidh air dhòigh éiginn, agus gu 'm b' fhèarr a thigh fhéin a ruigheachd le aodach a' mhuilleir seach a bhi gun aodach idir, sgeadaich e e-fhéin mar a b' fhèarr a dh' fhaodadh e; ach is iomadh crann-luadh goirt, geur a rinn e mu 'n deach è troimh 'n riaghailt air fad. Ach ged a thachair dha, uair no dhà, òrdag mhór a chur an tuill a bh' air a' bhriogais an àm a cur air, is ann a smaointich e mar nach b' olc idir gus an do chuir e air paidhir de bhrògan móra anns an robh seachd sreathan thacaidean; agus, an sin, na 'n robh Eachann na Coille, 's am muillear, is Màiri asdar fad bòta dha, 's gann nach gabhadh e 'n lagh as a làimh fhéin. Ach cha robh pàirt dhiubh cho fada bhuaithe 's a bha e a' saoilsinn; oir dh' fhosgladh an dorus, agus có thàinig a steach ach am maor; agus air a shàil bha Màiri agus an sgalag.

"Tha thu 'n so, a shean shlaightire chrotaich; 's theid mise 'n urras, ma fhuair thu as romhaid, nach fhaigh thu as an tràth so."

Agus anns a' mhionaid bha 'm bàillidh air slatraich a dhroma air an ùrlar aige.

"Leig mise air mo chois," ars esan; "'s mi fhéin a th' ann, is cha 'n e 'm muillear."

"'S tu fhéin a th' ann gun teagamh; agus is math tha fhios agam-s' air mo chosg gur tu; is mu 'm faigh thu air a' chois, bithidh fhios a 'm c' ar son."

"An cluinn thu?" ars am bàillidh, "cha mhise 'm muillear mar tha thu saoilsinn; ach is mi 'm bàillidh, agus leigidh mis' fhaicinn duit nach fhalbh thu bhuamsa le bàirlinn ri d' bheò an déigh na h-oidhche so."

"An tu, gu dearbh?" ars am maor, "is mise nach fhalbh; ach creid nach fhad gus an tig mi chugad le té."

"An è gu 'n dèanadh tu leithid de dhìol air m' fhear-sa air ùrlar a thighe fhéin?" arsa Màiri, 's i càradh thairis bréid nan soitheachan, bog, fliuch 's mar a bha e, air a' mhaor, mu 'n aodann, agus sin le sgailc a chuir tein-athair as na sùilean aige.

Eadar a h-uile dad a bh'ann fhuair am bàillidh air chois. Leum Màiri is chuir i a dà làimh mu amhaich g' a phògadh.

"Eóghain bhochd," ars ise, "nach ann duit-sa dh' éirich e 'n nochd. Cha di-chuimhnich sinne so fhad 's a bhios sinn còmhla 'san Dùn."

"Gabh romhad, a bhiast!" ars am bàillidh, "na 'm biodh tu cho coibhneil sin rium nuair a thàinig mi far an robh thu a'm euban fliuch, fuar, cha robh a' chùis mar so an tràth so; agus leigidh mise fhaicinn duit fhéin 's do d' *Eóghan bochd*, ma tha sibh 'san Dùn an nochd, gu' m bi sibh air an dùnan fhéin am màireach, no cha mhise is bàillidh."

Chunnacas an sin gu 'm b' e 'm bàillidh fhéin

a bh' ann gun teagamh. Dh' fhàs am maor is an sgalag bodhar, dall; is thug Màiri ionnsuidh air a làmhan a chur mu amhaich a rithis; ach cha b' ann g' a phògadh, agus faodar a chreidsinn, mur a cumadh am maor bàn air a h-ais i, gur gann a bhiodh e 'na bhàillidh tuilleadh.

"Leig chuige mi," arsa Màiri, 's i breith air a' mhaide bhrochain, "is leigidh mis' fhaicinn da 's nach aithnicheadh a sheanmhair e ged bhitheadh i beò."

Ach Màiri cha 'n fhaigheadh chuige; agus bha e cho math, chionn cha 'n 'eil teagamh na'm faigheadh i am bad a' bhàillidh, nach biodh i cho math r' a gealladh.

Ach ma bha Màiri cur dhith, bha 'm bàillidh cur dheth mar an ceudna. Is ged a bha e coltach nach gleidheadh am maor bàn fhéin clach dà dhùthaich mu 'n rachadh seachdain eile thar a chinn, is gann gu 'm b' urrainn e cumail o ghàireachdaich nuair a shealladh e air sgeadach a' bhàillidh. Bha bhrògan cho mór 's gu 'n saoileadh tu gu 'n rachadh a dhà chois 'san aon té còmhla; agus a chionn gu 'n robh croit a' mhuilleir na bu mhò na croit a' bhàillidh, bha leis a sin lag 'san deacaid eadar dà shlinnean a' bhàillidh mar gu 'm biodh bolla-lìn sgadain a bhiodh air a dhroch shéideadh.

Ach, co-dhiùbh, bha 'n oidhche air dol seachad; cha robh a choltas air Eóghan tilleadh le aodach

a' bhàillidh, is na 'm beireadh an latha air a' bhàillidh falbh dhachaidh gu thigh fhéin le aodach a' mhuilleir, cha b' i cùis a b' fhèarr. Leis a sin dh' fhalbh an comunn air fad; Màiri 's gu léir, is am bàillidh fhéin air an ceann; is ged nach robh a cheòl ro thaitneach ri linn dha àite pìobaire ghabhail, cha robh am maor 's an sgalag gun reusan cridhealais gu leòir fad an rathaid. Cha robh lòn a thachradh air a' bhàillidh nach tiormaicheadh e nuair a leumadh e ann le dhà bhròig mhóir. Bha na brògan fhéin cho farsuing dha 's nuair a ghabh iad an t-uisge, gu 'n robh a chasan a' glocail annta mar gu 'm biodh sean bholg-séididh air am biodh toll; is nuair nach bualadh e sròn na dàrna bròige air sàil na té eile, bhualadh e ri tulmain i 's bha a cheann fodha.

Ach, co-dhiùbh, eadar a h-uile dad a bh' ann ràinig iad an ceann uidhe. Ach, mar a bha nàdurra, bha 'n tigh air dol mu thàmh. Ach nuair a ràinig am bàillidh an dorus, thug e buillean air a thug fuaim as a h-uile soitheach a stigh. Ach cha d' thug duine feart. Ghabh e 'n sin do 'n dorus le chasan gus nach mór nach do chosg e brògan a' mhuilleir agus an dorus fhéin, cuideachd. Ach, mu dheireadh thall, chuir té de na searbhantan a ceann a mach air an uinneig.

"Có air an t-saoghal a bhiodh ri leithid so de

dh' ùbraid aig dorus duine 'sam bith aig an àm so dh' oidhche, agus gu sònruichte aig dorus a' bhàillidh ?"

"Faodaidh am bàillidh ùbraid a dhèanamh aig a dhorus fhéin uair air bith a thogras e, ciod e 'sam bith an t-àm a bhitheas ann; agus fosgail thusa an dorus is leig mise stigh."

"Ubh, ùbh," ars íse, "nach e 'm muillear bochd a ghabh an nochd i? Is fèarr dhuit, a laochain, dol dachaidh mu 'n dùisg thu 'm bàillidh, air-neo cha 'n 'eil fhios a'm ciamar théid dhuit idir."

"Tha 'm bàillidh 'na dhùsgadh cheana," ars esan, "agus fosgail dhòmhsa mo dhorus fhéin, no théid thusa dhachaidh agus cha 'n ann air do shocair."

Thogadh an sin uinneag eile, agus có chuir am mach a ceann ach bean a' bhàillidh i-fhéin.

"Có tha ris an ùbraid so? Am muillear bochd 's an daorach air!" ars ise.

"Cha 'n e 'm muillear a th' ann, ach 's e t' fhear-sa th' ann."

"M' fhear-sa! laochain," ars ise; "tha m' fhear-sa 'na chadal gu socrach, sàmhach ri m' thaobh bho chionn dà uair an uaireadair; bha e faire na h-aibhne an nochd, is bha e ana-moch gun tighinn dachaidh. Is fhèarr dhuit-sa, laochain, dol dachaidh, cuideachd; ma chluinneas

e gu 'n robh thu 'n so ri leithid de dh' ùbraid, 's an daorach ort, cha bhi e idir toilichte. Oidhche mhath leat, a laochain, is bi falbh dhachaidh gu h-ealamh."

Leis a sin a ràdh, leag i 'n uinneag is dh'fhàg i 'm bàillidh a' beucaich am muigh, mar gu 'm bitheadh beathach fiadhaich.

Ach an ceann treis bhig dh' fhosgail bean a' bhàillidh an dorus; chaidh an comunn air fad a thoirt a stigh, am bàillidh 's e srathail le brògan móra, tacaideach, 's a' cur dheth gun stad; Màiri 's i tuireadh, 's am maor bàn 's an sgalag 'gan tacadh leis a' ghàireachdaich.

"Nach neònach leamsa thusa, Eóghain," arsa bean a' bhàillidh, "a bheireadh tu fhéin suas do 'n deoch air an dòigh sin."

"Na cluinneam-sa an còrr de dh' Eóghan," ars am bàillidh; "fhuair mi mo leòir agus mo dhà leòir an nochd cheana dheth; agus ged nach fhaighinn ach a chuid aodaich làn de shadach mine bu leòir sin fhéin."

"Ud, ud, Eóghain, nach glan do na h-uile duine a chuid aodaich fhéin?"

"'S glan," ars esan, "agus is glan dhòmhsa mo chuid aodaich fhéin, cuideachd, seach aodach a' mhuilleir."

Ach anns a' bhruidhinn a bh' ann, có thàinig am measg na cuideachd ach am muillear, agus,

mo riar! gur e bha spaideil le brògan aotrom, briogais ghoirid, ata bhog air leth-taobh a chinn, agus bata buidhe 'na làimh.

A nis, nuair a ràinig Eóghan tigh a' bhàillidh 's a dh'innis e 'n eachdraidh, thuig bean a' bhàillidh mar bha a' chùis. Chuir i Eóghan còmhla ris na seirbhisich; chaidh gach solus a bha stigh a chur as agus an tigh mar gu 'm biodh mu thàmh, a chum an cleas a chuala sibh a ghiùlan am mach nuair thigeadh am bàillidh dhachaidh.

Nuair a thàinig Eóghan a stigh 'san t-seòmar, thug e smadadh math do 'n bhàillidh an làthair na bha stigh, a chionn a leithid de dh' ùbraid a dhèanamh air son sgeòil gun dreach. Chunnaic am bàillidh nach d' fhuair e ach a thoillteannas, agus rinn e duine math riamh tuilleadh. Chaidh Eóghan 's Màiri dhachaidh a cheart cho toilichte 's a bha iad an latha phòs iad. Agus cha 'n e mhàin nach d' fhuair Eachann na Coille muileann an Dùin mar bha fiughair aige; ach mu 'n d' thubhairt fear romhaid mu 'n mhuic-mhara a shrac na lìn sgadain aig bàillidh sònruichte eile, "bha feum aice nach robh croit aice."

# TROIMH CHRUADAL.

"SEACHDAIN o 'n diugh—aig dà-uair-dheug—mur tigear gu comh-chòrdadh—le òrdugh an Diùc! 'S ann 'sa chùil-chumhainn a tha mi, gu dearbh; agus 's i cheist: ciod è mar thig mi aiste. Seachdain o 'n diugh cha bhi air mo sheilbh ach an t-aodach anns am bheil mi 'nam sheasamh, mur dèanteadh cobhair orm—seachdain o 'n diugh!" 's e sealltainn air an litir a rithis 's a' spaidsearachd air ais 's air aghaidh air an ùrlar, 's a cheann 'san làr.

"Ochòin, ochòin! nach iomadh rud a bheir dà-mhìos-dheug na bliadhna mu 'n cuairt. Ach na 'n robh agamsa an diugh na bheil bhuam, cha 'n fhaicinn mi fhéin falamh, ged an robh na bheil air uachdar Chnuic-mhaolagain air falbh leis na gaoithean 's leis na h-uisgeachan, mar a tha e coltach a bhitheas e—seachdain o 'n diugh!"

Shuidh e; leig e uilinn air a ghlùinean is tharruing e osann throm bho ghrunnd a chridhe. Ag éirigh gu grad air a chasan, thug e seirm air clag, agus thàinig searbhanta sgiobalta an làthair.

"Abair ri Calum tighinn an so tiotan,"

deir esan. Thug a' chaileag leum air falbh. Chunnaic i gille a' bhàillidh a' tighinn a dh' ionn-suidh an tighe; chunnaic, mar an ceudna, am bruaillean a bha 'na aodann, is thuig i gu 'n robh rud éiginn air dol air aimhreite. Liubhar i a teachdaireachd do Chalum 's a h-anail 'na h-uchd, agus, anns a' mhionaid, bha Calum an làthair a mhaighstir.

"An robh feum agaibh orm, le 'r cead?" ars esan, 's e 'na sheasamh, 's a bhoineid 'na làimh.

Bha 'n duin'-uasal, 's a shùil is inntinn air an litir, is cha do mhothaich e do Chalum. Thug e leum nuair chual e fuaim a ghuth, 's a' tilgeil na litreach air a' bhòrd le sad, thubhairt e, 's e cur a làimhe air guala a sheirbhisich dhìlis, "A Chaluim, tha saighead an sud chugamsa," 's e tomhadh a chorraig ris an litir air a' bhòrd, "is cha 'n 'eil ach an aon chiall-seunaidh agam a chum 's nach leòinteadh mi, agus 's e sin gu 'n téid thusa air thurus cudtromach do Ionbhar-aora dhòmhsa; agus gu 'm bi thu air t' ais an so seachdain o 'n diugh roimh dhà-uair-dheug. Bi leth-uair air deireadh is bithidh mise gun Chnoc-mhaolagain, agus thusa gun mhaighstir," 's e bualadh a làimhe air guala Chalum.

Thuig Calum gu 'n robh a dheagh mhaighstir an éiginn chruaidh. Thuig e gu'n robh a shaorsa bho dhoilgheas agus a sheilbh air a' bhaile an earbsa uile ri ghleusdachd 's ri sgairt-san. Thuig

e gu 'n robh spàirn chruaidh ri dèanamh agus gu 'm bu mhò an t-inneach na 'n t-iomall a bh' air an ùine air son gnìomh a chur an céill. Thog e mhalaidhean; dh' fhosgail e shùilean 's chas e fhiaclan, agus ars esan—" Ma tha e eadar dà chloich Mhuile a nì 'n gnìomh, 's e Calum Mór Chùl-a'-bhaile. Dhomh an teachdaireachd is bithidh mi air ceann an rathaid air ball," is e toirt sad d' a chois chuaranaich air an ùrlar.

Chuir a mhaighstir litir 'na dhòrn, 's gun tuilleadh dàlach, thug Calum Mór aghaidh air an astar, le ceapaire mór eòrna an lùib a bhreacain, bata cruaidh daraich 'na làimh dheis agus " Cruachan," an cù glas, mar chompanach rathaid.

Nuair dh' fhalbh e, thilg Fear Chnuic-mhaolagain e-féin de ghlag an cathair mhóir dà làimhe, is tharruing e osann fhaochaidh bho chridhe, 's a mhisneach air a h-ath-ùrachadh, gu 'm faigheadh e fuasgladh fhathast as an teanntachd ghoirt 'san robh e; ach bha e uile an earbsa an euchd a ghabh Calum dìleas os làimh.

Bha 'n duin'-uasal caomh so aon uair 'na mhaighstir air stòras mór de òr a rinn e thairis. Air bàs athar, thàinig e dhachaidh a ghabhail seilbh air an fhearann; ach mar a bha mi-fhortan 'san dàn, chaidh am bàta air an do ghabh e-fhéin 's a bhean an turus, a chall aig ceann-a-deas

Shasuinn, glé fhaisg air tìr; ach chaidh móran de 'n luchd-triall a bhàthadh. Chaill an duin'-uasal so sealladh air a mhnaoi, is cha robh leis gun teagamh ach gu 'n deach i, mar a chaidh móran eile, do 'n ghrunnd. A bhàrr air a' challdachd ghoirt so, chaill e mar an ceudna a chuid stòrais — móran òir. Rinn a shnàmh còmhnadh air-san. Thug e greis mhór a' sabaid ris na tonnaibh; ach bha ghàirdeanan treun agus, bho bhuille gu buille, thug e mach an cladach iargalta an staid glé chlaoidhte, sgìth. Cha robh comas aige air sin a dhèanamh air son a choimh-leapaich chaoimh, ged a b' iomadh oidhirp threun a rinn e a' sealltainn air a son am measg na connalaich a bh' air an t-sruth. Ach coltas duine cha robh r' a fhaicinn no r' a chluinntinn am measg gaorr nan tonn druimneach, gàireach a bha casadh an sgor-fhiaclan geala ris, agus a' bagairt a shlugadh suas. Bu throm a cheum a' tilleadh d' a dhùthaich an déigh a bhi iomadh bliadhna air falbh aiste, agus e 'm beachd gu 'n robh a Mhórag chaomh air leabaidh fhuair ghainmhich, is an fheamainn shròlach, air a liosradh leis na tonnaibh glasa, sgaoilte thairis air a corp àluinn mar thrusgan bàis.

Cha robh e fad aig an tigh nuair thuig e gu 'n robh am baile am fiachan troma. Fhuair e rudha an déigh rudha chur seachad; ach, mu

dheireadh, thàinig cùisean gu aona-cheann, agus 's ann air sgàth an ùine fhaotainn air a sìneadh a chaidh Calum air an turus chabhagach so gu Ionbhar-aora.

B' e meadhon a' gheamhraidh a bh' ann, agus geamhradh eile cho doineannach cha robh cuimhne aig an neach bu shine 'san Ros uile. Bha 'n dùthaich air a còmhdach le sneachd bho mhullach beinne gu srath, 's gach lòn is lochan fo bhratach tiugh de dheigh. Bha àird fheasgair ann nuair a dh' fhàg Calum am baile, is cha deach e ro fhada air an rathad nuair a sgaoil an oidhche sgiathan dubha air an tìr. Bha 'n teine-doirinn bha 'san speur mu 'n do laigh a' ghrian 'sa chuan ag ìnnseadh nach robh onfhadh fad air falbh ; 's mu 'n do chuir an teachdaire Loch-sgrìodain as a dhéigh, bha sgeul r' a h-ìnnseadh aige. Thaom na neòil a nuas frasan de mhìn-shneachd air a sgiùrsadh le sgalasan sgaiteach de ghaoith tuath. Bha na h-oiteagan dubha ag iomairt air aodann an loch mar gu 'm biodh laoigh òga bhriseadh an teadhraichean air latha teth samhraidh, 's a' togail bàrr nan tonn air an uchd 's 'gan sgapadh mar fhrasan saillte air na sléibhtean. Ach moille cha robh air ceum Chalum, 's bu mhotha bha 'n stoirm a' dèanamh de chòmhnadh dha na de chaochladh ; oir bha i dìreach 'na chùl.

Bha 'n Gleann-mór roimhe 's a chraos dorcha

fosgailte ; 's a stigh a ghabh an triallair aonaranach air a dheadh shuaineadh 'na bhreacan uallach. Rinn na sìontan seòrsa fois. Bhris na neòil 's bha na rionnagan mìogach a' priobadh 's a' caogadh troimh uinneagan boillsgeach a bha 'n sud 'san so air speur na h-oidhche gheamhraidh so. Bha comas aig Calum a nis a cheann a thogail agus amharc air na beanntan móra, stumagach a bh' air gach taobh dheth, 's iad còmhdaichte bho bhàrr gu ìochdar le sròlaibh geala de 'n t-sneachd stuthaigte leis an reothadh chruaidh. Bha "Cruachan" a' trotan ceum air thoiseach, 's a' biorachadh a chluais nuair chluinneadh e tartaraich nam fiadh a bh' air fàs callda leis a' ghainne 's air téarnadh gus na sraithean a shireadh am mìr.

Ach stad! Ciod è bha 'n sud? Chual Calum gearan. Sheas e 's dh'éisd e. "Och! och!" thàinig a rithis bho thaobh a' chnuic. Thug "Cruachan" grunnsgal 's thog e colg. Thàinig an fhuaim bhiorach a rithis 's a rithis. "An i a' chailleach-oidhche th' ann ? arsa Calum ris féin, "neo 'n e neach 'na éiginn e?" Dh' éisd is dh' éisd e, ach bha 'n ochanaich bhrònach a' leantainn.

"Cha bhi do bhàs air mo làmhan, ma 's urrainn domh còmhnadh a dhèanamh riut, có 'sam bith thu," arsa Calum ris féin, 's a null gu taobh na beinne ghabh e.

"Có so eile oirre?" arsa Calum le guth làidir, garbh, nuair chunnaic e coltas boireannaich 'na crùban taobh creige 'san t-sneachd.

"Coigreach," fhreagair an t-aon a bh' ann. "Dh' fheuch mi ri tigh a' chìobair a thoirt am mach, ach thug mi thairis an so. O, an dèan thu cobhair orm, ce b' e có thu?"

"Dhèanainn cobhair air mo dhearg nàmhaid, 's e 'na éiginn," arsa Calum, is gun an còrr a ràdh, thog e a' bhean eadar a dhà làimh mar gu 'm biodh aige naoidheag, agus ghiùlan e i air ais gus a' Chreig, far an d' fhàg e i gu sàbhailte 'ga h-eiridinn aig bean a' chìobair.

Gun an còrr dhriodfhortan ràinig Calum Rudh-an-fhiarain am briseadh an latha. Thug e gnog air an dorus; is có dh' fhosgail e ach fear-an-tighe fhéin, Eachann na pacaid.

"Có th' agam an so?" ars Eachann.

"Tha iad ann," arsa Calum.

"Tha fios agam gu 'n dèanadh Calum Mór Chùl-a'-bhaile rud nach dèanadh mòran; ach 's gann a chreideas mi gu 'm bheil aona mhac-màthar am Muile a thigeadh beò slàn troimh 'n Ghleann-mhór leithid na h-oidhche 'n raoir. An tu fhéin no do thannasg a th' ann, a Chaluim?"

"Th' ann dìreach mi fhéin," arsa Calum, 's e coiseachd a stigh gun an còrr a ràdh gus an do sheas e air meadhon an ùrlair, 's e breac geal le liath-shneachd.

"Eudail is fheara!" ars Eachann, 's e bualadh a dhà bhois air a chéile 's a' gàireachdaich; "'s ann a shaoileas mi gur h-e tom fraoich a th' annad, neo creag chrotalach, leis mar a tha t' fhiasag is t' fhalt 's do bhreacan-guaille air an comh-dhualadh le paidireanan sneachd, mar gu 'm biodh ceirsleach na seana chuibhle. Cuir dhiot, a laochain, 's dèan thu féin aig an tigh."

Rinn Calum mar sin 's cha bu lugha e 'na fheum. Cha robh Seònaid, bean-an-tighe, fada cur bainne teth, aran is ìm is càise gu leòir air a bheulaibh; 's an déigh na "deoch," thòisich "sgeul," gus an deach Calum a dhèanamh luchdan cadail.

"Feumaidh gu 'm bheil do thurus gu math chabhagach, a Chaluim, mu 'n d' thug thu aghaidh air a' Gleann-mhór leis an t-sìd so," ars Eachann. "C' àit' an ruig thu mur a mìomhail ri fharraid e?"

"Cha 'n eadh idir," arsa Calum. "Bithidh mi oidhche eile mach fhathast mu 'n cluinn mi fuaim na h-Aora dòrtadh an craos Locha-fìne."

"An dà, gu dearbh, cha bu mhath leam a cheart astar a bhi fo m' shròin anns an t-samhradh gheal, gun ghuth air a' gheamhradh dhubh; agus gu seachd sònruichte le leithid so de shìd," ars Eachann.

"Cha 'n 'eil atharrach agam air," arsa Calum, 's e sìosalachadh a bhata ghairbh, chnuacaich,

dharaich. "Cha robh Fionn riamh na bu tèaruinte le Bran aig a shàil agus Mac-an-luinn air a leis, na tha mise le 'Cruachan'; agus leis an lorg dharaich ud a chinn gu mall am measg creagan cruaidhe Choir-àird."

"Ach saoil na 'n do thachair ort a' bheanshìth a thachair air Eóghan-a'-chinn-bhig anns a' Ghleann mhór mu 'n do chaill e 'n ceann—cho beag 's gu 'n robh e—aig blàr Cheann-a'-chnocain, cha dèanadh tu fhéin no 'Cruachan' sgàth oirre—ha, ha, hà," ars Eachann.

"An dà, gu dearbh, bho 'n a chuir thu 'm chuimhne e, thachair bean orm, cuideachd, anns a' cheart àite, agus gun fhacal bréige, nuair a chuala mi a guth fann brònach taobh an rathaid, thàinig sgialachd Eóghain-a'-chinn-bhig a'm chuimhne."

"Ciod è, eudail, tha thu 'g ràdh?" thubhairt Eachann 's a bhean còmhla.

"Ma bha i mach an raoir, cha 'n 'eil an creutair beò an diugh," arsa Seònaid.

"Sin agad a' cheart té do 'n d' thug mise 'n t-aiseag an là roimhe," ars Eachann, "boireannach òg, bàn, bòidheach."

"'S e sin a th' innte," arsa Calum, "ged nach d' fhuair mi móran ùine shealltainn oirre. Dh' fhàg mise gu socrach i air teintean clobair na Creige."

"An dà, tha mo bheannachd ort," arsa Seònaid, 's na deòir 'na sùilean.

"A nis, a Chaluim," ars Eachann, "cha 'n fhaigh thu 'n t-aiseag gu feasgar, agus théid thu dhèanamh luchdan cadail, agus cuiridh mis' an geall gu 'm bi greim aig Seònaid duit nuair a dhùisgeas tu, a chuireas spraic ann ad speirean nach cur sùgh no feòil an trì-bhliadhnach muilt is fèarr 'san Ros."

Thug Seònaid sùil gheur air Eachann, 's thug Eachann sùil aighearach air Seònaid, 's thug Calum sùil le ionghnadh oirre le chéile.

"Cha 'n 'eil an so ach caraid," ars Eachann.

"Cha chall na gheibh caraid," arsa Seònaid, "'s buinidh e dhuinn a bhi tosdach le chéile," 's i toirt sùl air Calum.

Shaoil Calum gu 'n robh Eachann a' dèanamh uisge-bheatha 'n uaigneas; 's cha robh e ach a' feitheamh le ionghnadh feuch ciod è thigeadh a rithis. Chaidh Eachann is Seònaid gu ceann an t-aon de leac an teintein, agus nuair thog iad i bhàrr an tuill a bha i a' falach, thug Seònaid a nìos slinnean-toisich féidh.

"Breac á linne; fiadh á fireach; slat á coille: trì rudan nach leig mac-màthar a leas nàire ghabhail as," arsa Calum, nuair chunnaic e ciod è bha fo 'n lic.

"Cha b' ann gun èaladh feadh nan stùc a fhuair mi cho dlùth do 'n fhear so gus an d'thug

mi cead do 'n ruagaire dol d' a shireadh; 's nuair ràinig mo ghille-gnothaich, chaill fear na cròice comas nan cas, a thug iomadh uair á càs e. Fair orra! Chaluim."

Shìn Calum e-féin an leabaidh na clòsaid agus chaidil e gu socrach gu feasgar. Bha ghaoth air crìonadh 's an fhairge air fàs sìnteach an déigh an sgiùrsaidh a fhuair i, agus an uair a shluig na fir greim bìdh an cabhaig, chaidh iad air bòrd na pacaid, 's cha b' fhada gus an robh a h-ullaidean a' dìosganaich an àm cur rithe a cuid seòl. Thug i h-aghaidh air Caol Muile, 's le sìnteagan gailbheach, bha i, mar bu dual, air an latha gheamhraidh a' dèanamh falach-fead air na tonnan dosanach, 's iad a' crathadh an gathan-muinge geala 'sa ghaoith an àm bhi tighinn 'nan leum le 'n craosan farsuinn a shlugadh na h-iùbhraiche. Ach ràinig i 'n t-Oban sàbhailte, agus mu 'n gann a shìn a cliathach ri Carraig-a'-ghràin, bha Calum air tìr agus aghaidh ri monadh aon uair eile.

Bha e dorcha mu 'n do thog e mach as an Oban, ach shìn e as. Rinn e athghoirid thar Loch-odha air an deigh; agus ann an ùine nach dèanadh móran e, bha e 'n glasadh an latha an sealladh nan cnoc a bha 'g altrum Locha-fìne.

Ràinig e Ionbhar-aora gu sàbhailte, ach gu sgìth. Fhuair e mach tigh-sgrìobhaidh an duin'-uasail ris an robh a ghnothuch, agus

liubhair e 'n litir. An déigh a leughadh, thug an duine do Chalum paipear buidhe.

"A nis," arsa Calum, "an è so am paipear ceart? Mur a h-è, agus gu 'm bi mo shaothair a nasgaidh dhòmhsa an déigh na h-oidhirp a rinn mi air sgàth mo dheagh mhaighstir, cuimhnich gu 'm bheil do bheatha-sa an geall na 's fhiach i."

Bha coltas Chalum cho borb, 's a bhriathran cho daingeann 's gu 'n do smaointich an duin'-uasal gu 'm biodh e cho math ri fhocal. Thug e 'm paipear air ais bho Chalum agus thug e dha 'na àite paipear gorm. Cha dèanadh cealg-aireachd feum ged is i dh' fheuch e r' a cluich.

Gun mhóran ùine chur seachad, bha Calum air an t-slighe air ais. Ràinig e Muile gun bheud; ach a' dol seachad Ard-tunna, is ochd mìle de rathad roimhe fhathast, bha e 'n impis toirt thairis le fuachd, 's le acras, 's le cion a' chadail. Smaointich e gu 'n cuireadh e seachad an oidhche an tigh caraid. Ach bhiodh an ùine bh' air a cur roimhe suas aig dà-uair-dheug an là màireach; is na 'm biodh e air deireadh an déigh na h-oidhirp mhaith a thug e, agus e mar bha am beul an leum gu crìoch urramach a chur air a thurus, cha bu ghiamh leis e air na chunnaic no chual e riamh. Bha 'n sneachd a' tuiteam a nuas 'na chuitheachan geala air an talamh reòdhte.

Sheas e 's thachais e chiabhagan, is chnuas e 's chomh-dhùin e nach robh e 'na chomas dol air aghaidh. Rinn e air an tigh a bu dlùithe dha. Chaidh e stigh is dh' innis e a shuidheachadh do na lasgairean a bha 'gan garadh féin mu 'n cuairt air an teine mhóir mhòna bh' air teis-meadhoin an ùrlair dhuibh. Ghabh dà ghille sgairteil os làimh togail am mach air ball agus am paipear a liubhairt do fhear Chnuic-mhaolagain gun dàil no moille.

Chaidh Calum a laighe an déigh greim suipearach; ach cha robh e ach air blàthas a ghabhail anns na plaideachan nuair a thill na ceatharnaich an déigh toirt suas.

"Ud, ud! piseach oirbh," arsa Calum; "nach bochd nach do leig sibh dhomh blàideachadh ceart 'san leabaidh, co-dhiùbh."

Dh' éirich e; chuir e uime; 's am mach a thug e. Chuir e roimhe an rud a rinn e gu math gu 'n dèanadh e e gu ro-mhath; agus 's ann mar sin a thachair. Sgìth, claoidhte, airsnealach, thug e mach ceann a shlighe am marbh na h-oidhche bhuirb; agus b' e so a' chuid de 'n rathad a b' fhaide dh' fhairich e eadar a h-uile ceum a thug e.

Bha 'n ùine gu bhi air ruith gu ceann, agus bu luaineach cadal Fear Chnuic-mhaolagain air an oidhche so. Cha robh e ach am mach 's a stigh as an leabaidh fad na h-oidhche so, 's a' cumail

cluas ri claisteachd feuch an cluinneadh e gnog Chalum air an dorus, neo deileann "Chruachain" a' tighinn gu baile; ach sìon cha robh r' a chluinntinn ach gnogail na cloich-mhealain ris an uinneig, bùirich na stoirm ris an t-simileir, agus nualanach nan tonn air an tràigh. Sheall e mach air an dorus agus, nuair chunnaic e coltas doirbh na h-oidhche, chrath e cheann is dh' fhàisg e a làmhan.

"Cha do sheas air leathrach mairt am Muile riamh a chothaicheadh a leithid de shìd; is thusa, Chaluim, cha till an àm, ged is treun thu. Cha 'n 'eil fiughair agam ris a' chòrr; ach bithidh mi 'n dòchas gu 'm bheil thu 'n tìr nam beò, 's gu 'n till thu dachaidh ged a b' ann fada fhéin."

Thug e sràid no dhà feadh an tighe, 's e 'g osnaich 's ag ochanaich gu trom. Ach ciod è bha 'n sud! Sheas e 's bhioraich e chluasan. Sud e rithis—'s a rithis—'s a chridhe plosgail—comhart coin! A rithis—deileann "Chruachain!"

Thug e cruinn-leum gu 'n dorus 's a stigh thàinig "Cruachan" a' smutail 's 'ga chrathadh fhéin le sodan. Thug e sùil am mach anns an duibhreas, 's bha Calum a' plabail a nìos am bruthach. An sodan a rinn an gille dìleas 's a mhaighstir taingeil r' a chéile, cha ghabh e ìnnseadh an cainnt. Fhuair iad cadal fada,

sàmhach, socrach le chéile; 's cha bu lugha na feum an dithis.

Air meadhon an latha màireach, agus air mullach na mionaid, ràinig Fear na Fidein gu faicheil le chuid ghillean calma, a ghabhail seilbh air Cnoc-mhaolagain agus air na bh' air uachdar; ach chuir gleusdachd Chalum Mhóir an t-seilg orra. Leig Fear a' bhaile fhaicinn daibh a chòirichean laghail is thill na balgairean dachaidh cho falamh 's a ràinig iad. Cha robh fiù a' ghaid fhéin rompa, gun tighinn air an iasg.

Cha do thuig Calum gus an so ciod è bhrìgh chudtromach a bh' aig a' phaipear ghorm a thug e á Ionbhar-aora; agus ars esan r' a mhaighstir an déigh do chàch falbh—"An dèanadh a nis am paipear buidhe a fhuair mi 'n toiseach feum air bith dhuibh?"

"Cha robh feum air bith dhòmhsa 'san fhear bhuidhe; cha 'n e aon nàmhaid a th' agams' idir, tha mi tuigsinn," arsa Fear a' bhaile.

Ach thug Calum Mór an gath as na nàimhdean an uair ud; agus iomadh bliadhna an déigh a' bhàis bha 'n tùrn sgairteil a rinn e air a h-aithris mu 'n cuairt teine na céilidh mar h-aon de euchdan comharraichte na dùthcha fhad 's a bheirteadh cunntas orra.

Ach bha rud neònach eile comh-cheangailte ris a' cheart turus ud. Latha no dhà an déigh

do Chalum tilleadh, thàinig marcaiche le fios-cabhaig á Bun-easain gu Cnoc-mhaolagain, is bean-uasal òg air toirt thairis le tinneas trom, ag iarraidh Fear a' bhaile. Ciod è 'sam bith a bhuail an ceann an duin'-uasail, leum e an glaic a dhìollaid am mionaid. Nuair a ràinig e 'n tigh 'san robh an rìbhinn òg 'na laighe ri uchd bàis, có bh' ann ach a bhean chaomh fhéin, a bha dùil nach fhaiceadh e r' a bheò. Thug a Mhórag sùil air nuair chrom e sìos os a cionn; ach cha d' rinn i ach a ceann leadanach, bòidheach, a chrathadh.

Bha i an glacaibh an fhiabhrais thruim; 's ged bu mhaith a ghleachd i ris, fhuair e air a cheann mu dheireadh buaidh oirre. Bha i am bruadar 's am breislich a là 's a dh' oidhche, is cha chluinnteadh aice ach cainnt bhristeach gun bhonn, gun bhàrr, gun comh-cheangal.

"Chunnaic mi fhéin iad—chunnaic le m' dhà shùil—'ga chur am falach—'s ann—na cealgairean! fo 'n t-seachdamh cloich—fo 'n t-seachdamh cloich dhuibh. Hó! B' i sin an oidhche 's uamhaich—mo bhocsa fhéin—chunnaic mi iad—na cealgairean! An t-seachdamh clach—an uamha."

An tràth-s' 's a rithis dh' fhosgladh i a sùilean mìogach is shealladh i mu 'n cuairt an tighe; ach a fear fhéin, le chridhe goirt gu sgàineadh, cha 'n aithnicheadh i. Lean i greis 'sa bhruaill-

ean throm sin; ach, mu mharbh na h-oidhche, fhuair i fois. Thionndaidh i a h-aghaidh air a' bhalla, agus le osainn thruim a' bhàis, dhùin i a sùilean bòidheach, is thriall i do 'n t-sìorrachd bhuain.

Chaidh a corp a thoirt do Chnoc-mhaolagain, agus a chur 'san ùir 'san robh sìnnsireachd a fir, an Cille-Mhoire gorm, air mullach an t-sléibh a tha 'g amharc thar an Rois uile, agus air am bheil a' ghrian a' dealradh bho 'n a nochdas i bho chùl na Beinne Móire gus an laigh i cùl nan tonn 'san iar.

Nuair chunnaic Calum Mór a h-ìomhaigh 'sa chiste-laighe, thuirt e—"Mo chreach léir! 'S i th' ann; 's i th' ann. Sin agaibh, Fhir a' bhaile, a' cheart nighean a thog mise eadar mo dhà làimh do Thigh-na-creige! 's nach beag a bha dh' fhios a'm gu 'm b' i mo bhana-mhaighstir."

Agus b' i. Fhuair i sàbhailt as a' ghàbhadh. Dh' fheuch i ri dachaidh a fir a thoirt am mach; ach bha sin os cionn a neirt. Bha 'n aimsir doineannach, an t-slighe fada agus garbh, 's i air a h-aineol; agus ghéill i ach gann aig an stairsnich.

Iomadh là 'n déigh a bàis, bhiodh Fear Chnuic-mhaolagain a' dol mu 'n bhaile, 's a cheann 'san talamh, a' smaointinn air an toil-inntinn a thàinig air sgéith mu 'n cuairt air, agus a dh' itealaich air falbh bhuaidhe mu 'n d' fhuair

e 'na bhroilleach i. Bu tric a sheasadh e 's a smaointicheadh e air a' mhonmhar bhriste bh'aig a mhnaoi mu 'n do thilg i 'n deò: "An uaimh—mo bhocsa fhéin—an t-seachdamh clach."

"Ciod è bha i ciallachadh?" theireadh e ris fhéin. Smaointicheadh e rithis—"an t-seachdamh clach. Cuiridh mi 'n geall gu 'm bheil e agam!" ars esan ris fhéin, 's e bualadh meòir na làimhe deiseil an dèarna na làimhe clì; "cuiridh mi 'n geall gu 'm bheil e agam!"

Am beagan làithean bha e féin agus Calum air an t-slighe gu Sasunn. Ràinig iad an cladach far an do chailleadh an long. Rùraich is rannsaich iad; ach uaimh cha 'n fhaiceadh iad. Bha iad gu toirt suas; ach bhuail rudeiginn eile an inntinn Fear Chnuic-mhaolagain. Bha eilean astar am mach 'sa chuan, agus smaointich iad nach dèanadh iad na b' fhèarr na 'm barail a thoirt deth mu 'n tilleadh iad dachaidh.

Fhuair iad bàta thug an t-aiseag do 'n eilean daibh. Cha bu chàs duilich 'sam bith craos dorcha na h-uamha fhaicinn. Chaidh iad air tìr, is iad cinnteach gu 'n robh crìoch urramach air an turus; ach cha robh sin 's an cuid fhéin aca. Bha ùrlar na h-uamha làn de shonnachlachan móra; ach b' i ceist: có i 'n t-seachdamh clach seach an fhicheadamh té. Cha robh fios c' àite 'n tòisichteadh air cunntas.

Rùraich iad an sud is rannsaich iad an so;

ach cha robh ann ach obair dhìomhaineach. Bha a' cheart cho mhath dhaibh feuchainn ris na rionnagan a chunntas air oidhche reulagaich is dol a dh' iarraidh cloich shònruichte am measg na bh' air ùrlar na h-uamha mhóir ud. Mu dheireadh dh' fhalbh iad cho falamh 's a thàinig iad. Air an rathad gu 'n bhàta, cha b' urrainn an duine-uasal gun bhi smaointinn gu 'm feumadh gu 'n robh ciall air choireiginn aig briathran a mhnatha 's gu 'n robh rudeiginn r' a ìnnseadh aice, na 'n do choinnich iad na bu luaithe.

"An t-seachdamh clach," theireadh e ris fhéin. "An t-seachdamh clach dhubh. Cuiridh mi 'n geall gu 'm bheil e agam a nis, a Chaluim," arsa Fear a' bhaile. "An t-seachdamh clach dhubh; sud agad e, Chaluim, agus tilleamaid."

Rinn iad sud. Am beul na h-uamha bha clach mhór dhubh. Chunnt iad bhuaipe sud gus an do ràinig iad an t-seachdamh clach dhubh anns an dorcha an ceann shuas na h-uamha. Chladhaich iad mu 'n cuairt oirre gus an d' fhuair iad an làmhan foidhpe; is nuair a fhuair, cha b' fhada bha na diùlnaich a' cur car dhith.

An robh sgleò air an sùilean; neo 'n ann a' bruadar a bha iad? Sheas iad bodhar, balbh a' feitheamh air a chéile; ach 's e 'n dearbh bhocsa bha 'n sud, làn de 'n òr mar a chaidh e ann.

"An t-seachdamh clach dhubh—mo bhocsa

féin—'s ann dith a b' fhìor," arsa Fear Chnuic-mhaolagain, "'s théid mise 'n urras gu 'n robh sgeul ri ìnnseadh aice na 'n d' fhuair i saoghal."

Ràinig na fir Cnoc-mhaolagain gu sàbhailte leis an ulaidh. Cha robh Fear Chnuic-mhaol-again an éiginn riamh tuillidh. Fhuair e làithean fada, sona. Chunnaic e móran air falbh roimhe. 'Nam measg bha Calum Mór Chùl-a'-bhaile, am fear a rinn an euchd bu mhotha chaidh a dhèanamh am Muile riamh, agus air am bheil iomradh gus an latha 'n diugh. Bha Fear a' bhaile 'na fhìor charaid do Chalum fhad 's bu bheò e; agus le dhà làimh fhéin leig e cheann a sìos anns an uaigh an Cille-Mhoire.

# AN REITEACHADH RATHAIL:

## DEALBH-CHLUICH.

---

FUIREANN NA CLUICHE.

IAIN BAN A' PHUIRT, *fear a thréig a leannan.*
MAIRI, *leannan Iain Bhàin.*
AN SIORRAM.
FEAR-LAGHA MAIRI.
FEAR-LAGHA IAIN.
CLEIREACH NA CUIRTE.
EOGHAN MOR, *fear de 'n luchd-bhreith.*
AN LUCHD-BREITH.
FIANUISEAN.

AN T-AITE, - *Cùirt na Siorramachd.*

---

AN CLEIREACH—Tha a' chùirt so air a gairm air Iain Bàn a' Phuirt air son briseadh geallaidh-phòsaidh do Mhàiri nighean Alasdair mhóir an Tigh-a'-bheallaich. Tha a' chùis ri bhi air a tagradh air beulaibh an t-siorraim le fear-tagraidh sgiobalt air gach taobh.

EOGHAN MOR—Le 'r cead, a shiorraim, tha mi smaointinn gu 'n deach an cléireach beagan am mearachd. Tha e coltach gu 'm bi a' chùis ri breith a thoirt oirre le tuilleadh na sibhse,

neo mur a bi, ciod è is ciall do 'n ghnothuch gu 'n deach mise, agus ceithir fir deug eile cho math rium, a thoirt an so bho cheithir iomallan na sgìre.

AN SIORRAM—Tha thu glé cheart, Eóghain; bu chòir do 'n chléireach a ràdh: "an siorram is an luchd-breith." Ach ged nach d' thubhairt e na facail, cha b' ann a' cur di-meas air bith air an luchd-bhreith a bha e. Agus tha mi fìor thoilichte fhaicinn, agus tha e 'na mhisneach mhór dhomh gu 'm bheil, co-dhiùbh, aon fhear am measg nan cóig fear deug ris am bi fiughair agam ri cuideachadh air a' cheist chudtromaich so.

EOGHAN—Gheibh sibh mo chuideachadh-sa, co-dhiùbh, gun tilleadh, gun mhoille: 's e sin ma tha sinn de 'n aona bheachd air a' chùis.

AN SIORRAM—Cha 'n urrainn sinn beachd 'sam bith a bhi againn air a' chùis fhathast, Eóghain, gus an cluinn sinn an toiseach an luchd-tagraidh agus na fianuisean air gach taobh.

EOGHAN—Ciod è, shiorraim? Tha fios agamsa air a h-uile car is lùb 'sa ghnothuch mar tha, agus creideadh sibhse gu 'n d' rinn mi suas mo bheachd mu 'n d' fhàg mi 'n tigh; agus, mar a thuirt mi ris a' mhnaoi, 's i 'm beachd sin cosgais throm a thoirt bhàrr Iain Bhàin—agus 's math a thoill e sin ormsa o chionn iomadh latha; ach fhuair mi mo latha fhéin an diugh air, agus nì

mi buil dheth. Cha 'n i Màiri bheag, laghach a' cheud té do 'n d' thug Iain Bàn còir gealladh nach do choimhlion e; ach, ma dh' fhaodas mise 'n diugh, 's i an té mu dheireadh.

AN SIORRAM — Tha 'n ùine dol seachad, ma tà, Eóghain, agus feumaidh sinn dol air ar n-aghaidh. Bithidh mi glaodhaich air fear-tagraidh Màiri.

FEAR-TAGRAIDH MAIRI—Le'r cead, a shiorraim, tha agam ri ràdh am beagan fhocal, gu 'm bheil Iain Bàn a' cur an aghaidh a' gheallaidh-phòsaidh a thug e do Mhàiri air bonn gu 'n robh i fhéin agus gille sònruichte eile a' suiridh ri linn dhàsan a bhi air falbh an Glascho. Cha 'n 'eil focal fìrinn anns an nì so a tha e cur as leth na h-igheanaig; agus tha toil aice sin a dhearbhadh an so an diugh ann ur coinnimh-sa——

EOGHAN—Agus mu choinnimh tuillidh: 's e shaoilinn.

AM FEAR-LAGHA—Ubh! Tha mi ciallachadh sin, cuideachd, Eóghain.

EOGHAN—Tha còir agad, ma tà, corra shùil a thoirt an taobh so cuideachd an àm a bhi bruithinn.

AN CLEIREACH—Thigeadh Màiri an làthair.

AM FEAR-LAGHA—('ga ceasnachadh)—Thug thu fhéin is Iain Bàn coig bliadhna a' suiridh, Mhàiri, nach d' thug?

MAIRI—Thug.

EOGHAN (mar gu 'm bitheadh ris fhéin)—Agus air iomadh Màiri eile bàrr oirre.

AM FEAR-LAGHA—Tha gealladh-pòsaidh agad air o chionn trì bliadhna.

MAIRI—Tha, dìreach. Chuir e fàinne air mo chorraig o chionn trì bliadhna, is gheall e nach bitheadh e trì mìosan agam nuair a gheibhinn fear eile.

EOGHAN (ris fhéin)—Ma chuir esan fàinne air do chorraig-sa an sin, tha mi 'n dòchas gu 'n cuir thusa fàinne 'na shròin-san an diugh.

AM FEAR-LAGHA—Dh' fhàg e 'n dùthaich greis 'na dhéigh sin ; nach d' fhàg ?

MAIRI—Dh' fhàg.

AN SIORRAM—Am bheil litrichean 'sam bith agad bhuaithe anns am bheil gealladh-pòsaidh an dubh 'san geal.

EOGHAN ('s e 'g éirigh 'na sheasamh)—Tha e an dubh, co-dhiùbh, creideadh sibhse, shiorraim. Cha d' thug duine d' a sheòrsa seachad gealladh geal riamh.

MAIRI—Tha, le 'r cead.

AM FEAR-LAGHA—Tha pasg litrichean an so, agus leughaidh mi pàirt diubh a chur tuilleadh soilleireachd air a' chùis ; agus bitheadh an luchd-breith a' toirt fainear do na briathran a tha annta. Tha an so a' cheud litir a chuir Iain Bàn chuice an déigh falbh as an dùthaich do Ghlascho. So agaibh i :—

"An 30mh là de cheud mhìos
an Earraich, 1896.

"A MHAIRI, A LUAIDH,

"B' fhada leam gach latha 's uair o na thàinig mi mach do bhaile mór na straighlich so, gus an d' fhuair mi suidhe sìos a sgrìobhadh focail no dhà chugad. Ged nach 'eil ach an t-seachdain o na thàinig mi mach, saoilidh mi gur mìos an ùine, leis mar tha mi 'g ad ionndrainn. 'S gann gu 'n creid thu e, ach an uair a théid mi laighe 'san oidhche, thar leam gu 'm faic mi h-uile h-àite anns am bitheamaid a' gabhail sràide còmhla. A null an t-allt ruadh; a suas glac na rainich; 's a sìos tràigh nan sìolag. Nach iomadh oidhche bhòidheach ghealaich a chaidh sinn gualainn air ghualainn gus an oitir! Nuair a chuimhnicheas mi 'n diugh air, 's ann a thig na deòir á m' shùilean. B' e sud a' mhirchath 's an fhearas-chuideachd aig an òigridh. Saoilidh mi fhathast gu 'm bheil mi faicinn Chailein Ruaidh am mach gu mheadhon 'san fhairge le pìos de shean chorran a' sgrìobadh na gainmhich, agus le dusan sìolag an greim 'na fhiaclan 's iad a' cliobartaich m' a shùilean. Agus an uair a sheallas mi air a' ghealaich 'san oidhche, 's ann a bhitheas mulad orm a' cuimhneachadh gu 'm bheil a' cheart ghealach, air a' cheart àm so a' tilgeadh a gaithean bòidheach air na ceart bhadain 'sam bitheamaid gu sunndach, subhach còmhla; ach na badain sin an nochd gu sàmhach, uaigneach, 's a' ghaoth ag osnaich gu trom mu 'n cuairt orra; agus mise 's mo Mhàiri iomadh mìle bho chéile. Cha

do thuig mi riamh gus an àm so ciod è bu chiall do bhriathran a' bhàird—

> **'Chlaon gach nì gu dubhas a' gheamhraidh**
> **O 'n a rinn sinn dealachadh.'**

Ach mu 'n ruith móran ùine, Mhàiri, math dh' fhaoidteadh gu 'm bi sinn còmhla fhathast 'le snaim nach tréig.'

"Is mi do leannan dìleas,

"IAIN BAN."

"P.S.—Beir mo bheannachd do Dhùghall Bàn a bha riamh cho dìleas air ar cùl le chéile nuair bhitheadh teangan chàich an sàs annainn."

AM FEAR-LAGHA—Tha móran litrichean aig Màiri a' cheart cho blàth is cho milis so, ach tha iad a lìon beag is beag a' fàs na 's fhuaire. Tha té an so, ach cha leugh mi ach pàirt dith. Saoilidh mi nach 'eil urad de nàdur na bàrdachd innte 's a tha 'n càch, is gu 'm bheil tòiseach aig Iain air fuarachadh a sìos mar a rinn iomadh fear d' a sheòrsa. Tha e 'g ràdh mar so:—

"Tha 'm baile mór a' còrdadh rium gu h-ana-barrach math. Tha mi air an drochaid a ghnàth 's an còmhnuidh, ach gu seachd sònruichte Di-daoirn agus oidhche na Sàbaid."

EOGHAN—Haoi orra! Nach d' aithnich mi! Dìreach cleas doctairean tinneas-an-rìgh.

AN SIORRAM—Eisd thusa, Eóghain, is cuiridh sinn le chéile h-uile ni air a' mhéidh, nuair a

chluinneas sinn a' cheist air a deasbud air an dà thaobh.

Am Fear-Lagha (a' leantainn air leughadh na litreach)—"Có thachair orm ach Peigi nighean Iain, agus, air m' fhacal, mur a bheil am baile tighinn rithe gu math! Na bitheadh eud ort a nis, a Mhàiri, ged is i mo sheann leannan i, cha 'n fhaca mi a h-aon fhathast air am bheil aodann mo Mhàiri bhòidhich fhéin, agus 's e tha 'gam fhàgail iomadh uair cho tùrsach throm an t-aodann sin a bhi cho fada bhuam. Nuair a chì mi Eachann Ruadh agus Iain Mac Alasdair gualainn air ghualainn r' an leannain, a null 's a nall thar na drochaid, 's gann a chumas mi air mo dheòir. Ach, co-dhiùbh, chaidh mi dhachaidh le Peigi."

Eoghan—Nach d' aithnich mi!

Am Fear-lagha (a' leantainn air leughadh na litreach)—"Cha toirinn iomradh idir air so ach air eagal gu 'n cluinn thu e air dòigh nach fhèarr, mar a tha mise a' cluinntinn iomadh sgeòil, math dh' fhaoidteadh, gun dreach."

Am Fear-lagha—Tha nis litir eile an so, agus 's i an té mu dheireadh a sgrìobh e, agus labhraidh i air a son fhéin. Tha e 'g ràdh innte so mar so, agus a' toirt gu aona-cheann nam bagraidhean bha an té no dhà roimpe:—

"B' fhìor an sean fhear nuair a thubhairt e 'an rud a bitheas fad o 'n t-sùil, bithidh fad o 'n

chridhe ;' agus ma 's fìor na tha mi a' cluinntinn o h-aon no dhà anns am faod mi earbs' a chur, tha e glé choltach gu 'm bheil mise cheart cho fad o d' chridhe-sa 's a tha mi o d' shùil—'s tha sin fada gu leòir. Ach cha 'n 'eil mi 'g ràdh, air a shon sin, gu 'm bheil agad ann ach comaine. 'S e 'n aon eadar-dhealachadh a th' ann nach 'eil mise 'ga àicheadh. Ach a leigeil a thuigsinn duit gu 'm bheil mi cluinntinn corra rud beag, 'ged 's fhada an glaodh gu Glascho,' nach fhaod mi fharraid diot: ciod è mar tha thu fhéin 's an saor Gallda a tha 'g obair aig an tigh-sgoil ùr a' faotainn air aghaidh còmhla? Cuin a bha sibh còmhla aig tobar na coille mu dheireadh? Agus ciod è mar a chòrd riut a' chéilidh bheag, laghach a bh' agaibh taobh na h-adaig air an iomaire mhóir? Saoilidh mi gu 'm feum gu 'm bheil beagan air choireiginn de 'n fhìrinn 'sna bheil mi cluinntinn. Ach mur a bheil, ma 's breug bhuam e, 's breug chugam e."

Eoghan—'S breug uait i, co-dhiùbh ; 's cha b' i a' cheud té.

Fear-lagha Iain—A shiorraim, tha mi, le 'r cead, a' cur an aghaidh a h-aon air bith de 'n luchd-bhreith a bhi bruithinn air an dòigh so.

Eoghan (is càch 'ga chumail 'na shuidhe)—'S ann a chur an aghaidh a h-uile rud a tha 'n aghaidh Iain Bhàin a thàinig thusa an so, a' cheart cho math 's a thàinig mise a thoirt breith air a' chùis ; agus na bitheadh eagal ort nach cum mi mo dhà shùil, agus mo dhà chluais,

cuideachd, fosgailte, agus mo dheadh theanga air shiubhal.

An Siorram—Bi thusa sàmhach tiotan beag, Eóghain. Tha mi glé thoilichte gu 'm bheil thu leantainn na cùise cho dlùth.

Eoghan—Tha mi 'nar comaine, a shiorraim; agus tha mi 'n dòchas gu 'n toir sibh am mach a' bhinn air taobh Màiri bhig laghaich, is bheir sin leasan do dh' fhear no dhà de sheòrsa Iain Bhàin a tha dèanamh uaill á bhi toirt a' char á nigheanan bochda neochiontach. Tha sinn a' togail nigheanan air fad ('s e gearradh ghoilleig).

An Siorram—Cluinneamaid an còrr de 'n litir, ma tà.

Fear-lagha Mairi—Cha 'n 'eil beachd agam a nis c' àite 'n do sguir mi.

Eoghan—Sguir thu aig a' bhréig.

Am Fear-lagha (a' leantainn ri leughadh na litreach)—" Agus mu 'n d' thubhairt an sean fhacal e——"

Eoghan—Leugh thu sin cheana.

Am Fear-lagha—O, leugh, gu dearbh. Stad. So e:—

" Agus tha mi smaointinn leis a sin, a Mhàiri, gu 'm bheil e cho math gun an còrr a bhi eadar thu fhéin 's mi fhìn, agus, math dh' fhaoidteadh, gu 'm bi thu cheart cho toilichte leis an t-saor Ghallda fhéin, do leannan ùr, agus mise le Peigi nighean Iain, mo sheann leannan."

AM FEAR-LAGHA—A nis, cha 'n 'eil reusan air a' chòrr de 'n litir a leughadh ; tha e soilleir gu leòir, leis na chualas, gu 'n robh gealladh-pòsaidh eadar Màiri agus Iain Bàn, agus gu 'n do bhris Iain an gealladh sin——

EOGHAN—Seadh. Bhris—cha b'annamh leis!

AM FEAR-LAGHA—Air son reusain nach 'eil is nach robh fìor, agus a tha Màiri gu buileach ag àicheadh.

FEAR-LAGHA IAIN—Le 'r cead, a shiorraim, cha 'n 'eil Iain a' cur an aghaidh a' gheallaidh no 'ga àicheadh am beag no am mór ; ach tha e diùltadh an gealladh a choimhlionadh ; agus sin air son reusain mhaith : nach robh Màiri 'na leannan dìleas da ; agus có a phòsadh leannan neo-dhìleas ? Tha mi a' cur na ceiste ribh fhéin 's ris an luchd-bhreith : ciod è a dhèanadh fear 'sam bith agaibh fhéin ?

AN SIORRAM—Ciod è ; cha mhò a bha Iain dìleas do Mhàiri. Tha dearbhadh air a sin le 'litir fhéin ; ach cha deach a dhearbhadh fhathast co-dhiùbh bha no nach robh Màiri dìleas do dh' Iain.

AM FEAR-LAGHA—Cha 'n 'eil Iain ag àicheadh sin, rud a tha gu math onorach dha ; ach ged tha Màiri air a tearradh leis a' cheart pheallan, tha i ag àicheadh rud a bha gu math cothromach am beul na dùthcha gu léir ; agus tha fianuisean an so a tha mi 'n dùil a chuireas an tarrunn gu ceann.

AN SIORRAM—Am bheil ceist 'sam bith agad r' a cur air Iain fhéin?

AM FEAR-LAGHA—Dìreach té no dhà.

AN CLEIREACH—Iain Bàn a' phuirt. Thigeadh e 'n làthair. (Eiridh Iain 'na sheasamh.)

AM FEAR-LAGHA—'S e 'n t-iomradh so chaidh am mach air Màiri bu reusan air thu bhriseadh a' ghealladh a bha eadaraibh.

IAIN—'S e.

AM FEAR-LAGHA—Fhuair thu sgeul gu math dealbhach air a' chùis?

IAIN—Fhuair; an dà chuid an sgrìobhadh agus le beul-aithris.

AM FEAR-LAGHA—Agus 's ann an sin a sgrìobh thu dh' ionnsuidh Màiri a' cur a' phòsaidh mu sgaoil?

IAIN—'S ann.

AM FEAR-LAGHA—Nì sin an gnothuch ('s e suidhe).

AN SIORRAM (ri fear-lagha Màiri)—Am bheil ceist 'sam bith agadsa ri chur air Iain?

FEAR-LAGHA MAIRI ('s e 'g éirigh)—Dìrich té no dhà. (Ri Iain)—Nach do sgrìobh Màiri chugad air son urrainn a thoirt dith air an ùirsgeul a chuala tu uimpe?

IAIN—Sgrìobh. Ach cha do fhreagair mi a litir, a chionn chreid mi 'n neach a dh' innis an rud domh a bhàrr air gu 'n robh an naigheachd iomraiteach feadh na dùthcha.

Am Fear-lagha (a' suidhe)—Cha 'n 'eil dad tuilleadh agam ri ràdh. (Suidhidh Iain.)

An Siorram—Cluinneamaid a nis na fianuisean.

An Cleireach—Eachann Bodhar. Thigeadh e 'n làthair.

Fear-lagha Iain (a' ceasnachadh Eachainn) —Am fac thusa, Eachainn, Màiri an so agus an saor Gallda 'nan suidhe còmhla aig tobar na coille uair 'sam bith?

Eachann (a' cur làimhe r' a chluais)—Dé b' àill leibh?

Am Fear-lagha (le guth na 's àirde)—Am fac thusa an saor Gallda agus——

Eachann—O, seadh, seadh! Chunnaic iomadh uair, agus gu dearbh b' e sin an gille còir. Bha e 'g obair aig an tigh-sgoil ùr, tha fhios agaibh.

Am Fear-lagha—Am fac thu e-fhéin agus Màiri an so 'sa choillidh aig an tobar.

Eachann—Tha, a rùin; tha mi bodhar o chionn fichead bliadhna.

Am Fear-lagha—Cha 'n 'eil mi tuigsinn ciod è chuir cho bodhar an diugh thu, Eachainn.

Eachann—Tha e glé choltach ris an uisge an diugh; ach U! dh' fhaoidteadh nach dean i ach fras.

Am Fear-lagha (ris an t-siorram)—Cha 'n 'eil mi smaointinn gu 'n dèan sinn dad de dh' Eachann: tha e cho bodhar.

AN SIORRAM AGUS EACHANN COMHLA. (An siorram)—Thoir am bréid—— (Eachann)—U! cha chreid mi gu 'n dean i dad an diugh : tha coltas togail oirre ('s e sealltainn gu mullach an tighe).

AN SIORRAM (a' leantainn)—Thoir am bréid sin bhàrr do chluais feuch an cluinn thu na's fèarr.

EACHANN—Cha 'n 'eil, a ghràidh. 'S ann tha mo chluasan na 's miosa o na fhuair mi 'm fuachd mu dheireadh so. 'S ann! 'S ann!

AN SIORRAM—Am bheil thu cho bodhar sin an còmhnuidh, Eachainn?

EACHANN—Dé b' àill leibh?

AN SIORRAM (a' togail a ghuth)—Am bheil thu cho bodhar sin an còmhnuidh?

EACHANN (a' glaodhaich am mach)—An lòinidh. An dà, bithidh mi glé dhona leatha air uairean; ach tha mi na 's fèarr o chionn lathaichean.

AN SIORRAM—Seas a nuas làmh rium, Eachainn.

EACHANN—Dé b' àill leibh?

AN SIORRAM (a' togail a ghuth)—Seas a nuas làmh rium.

EACHANN—A'm ghàirdean? Tha i 'm ghàirdean, cuideachd.

AN SIORRAM—Cha 'n 'eil mi tuigsinn dé 's ciall da so, Eachainn.

EACHANN—Mo shliasaid? U! cha 'n 'eil mo

shliasaid idir dona. Ach bithidh caol mo chasan gu math goirt corra uair.

FEAR-LAGHA IAIN—Cha 'n 'eil mi smaointinn, a shiorraim, gu 'm bheil Eachann ach a' leigeadh air. Tha e glé iongantach e bhi cho bodhar so an diugh, agus e 'san t-searmoin gu math tric.

AN SIORRAM—Cuin a bha thu 'san t-searmoin mu dheireadh, Eachainn?

EOGHAN ('s e freagairt)—An dà, le 'r cead, a shiorraim, tha sinn an dòchas nach robh Eachann bochd 'san t-searmoin mu dheireadh fhathast, ged a tha e cho fada leis 's a tha e.

AN SIORRAM—Ciod è, ma tà, cho fad 's o na bha thu 'san t-searmoin, 's e tha mi ciallachadh.

EACHANN—Searbhanta! An dà, bha mi cleachdadh a bhi gleidheadh searbhanta daonnan; ach cha 'n 'eil a h-aon agam an dràsd. Cha 'n 'eil té a thogas a ceann an diugh nach toir a' Ghalldachd oirre, gus am bheil na caileagan aig an tigh air fàs cho gann ris a' bhuntàta liath; 's cha 'n 'eil agam ach a bhi dèanamh as an eugmhais.

AN SIORRAM—'Searmoin' tha mi ag ràdh. Searmoin! Cha 'n e searbhant idir. 'S e tha mi a' ciallachadh searmoin, Eachainn. (Leanaidh an siorram air na facail so fhad 's a tha Eachann a' bruithinn.)

EACHANN—'S e gnothuch searbh a th' ann gun teagamh, ach cha 'n 'eil atharrach air.

An Siorram—Cha 'n 'eil feum a bhi dol air aghaidh na 's fhaide le ceasnachadh Eachainn. Tha e cheart cho bodhar ris na gobhair 'san fhoghair. Faodaidh tu suidhe, Eachainn. (Suidhidh Eachann; agus air ball deir Fear-lagha Iain—)

Fear-lagha Iain—'S maith a chual Eachann nuair a chaidh iarraidh air suidhe; 's tha mi smaointinn gu 'n cual e h-uile facal eile cho maith sin. Tha mi 'g iarraidh a thoirt an làthair a rithis, agus toirt air a dh' aindeoin a thratan, na ceistean a fhreagairt. Bha e ro-thoileach suidhe, 's cha 'n 'eil fhios a'm ciod è mar a chluinneas e 'n dara rud seach an rud eile.

An Siorram—Thig an so fhathast, Eachainn, (Eiridh Eachann 'sa mhionaid agus seasaidh e air beulaibh an t-siorraim mar bha e roimhe.)

Eoghan—Dh' éirich Eachann a rithis cho deas is a shuidh e roimhe; 's ged a rinn e sin fhéin, cha 'n 'eil e 'na dhearbhadh nach 'eil e bodhar. Thuig e mar a smèid an siorram le a làimh; agus nach tuigeadh "Fireach," an cù odhar agam, sin, ged a tha e cho bodhar ri creig o 'n Eisdeal, agus cam barrachd air a sin. (Suidhidh Eóghan.)

An Siorram—Tha sin glé choltach, Eóghain. (Eiridh Fear-lagha Iain agus their e an guth àrd—)

Fear-lagha Iain—Am fac thu Màiri 's an saor Gallda aig Tobar na coille?

Eachann—Dé b' àill leibh?

Fear-lagha Iain (le guth àrd)—Am fac thu Màiri 's an saor Gallda aig——

Eachann—A bho Ghallda. Chunnaic iomadh uair.

An Siorram—Cha dean so feum air bith. Faodaidh tu falbh, Eachainn. Có 'n athfhianuis?

An Cleireach — Dùghall Bàn nam blàr. Thigeadh e 'n làthair.

Fear-lagha Iain—Chuala tusa, nach cuala, gu 'n robh Màiri an so agus an saor Gallda a' suiridh?

Dughall—Chuala.

Fear-lagha Iain—Dìreach sin, agus chunnaic thu fhéin iad an cuideachd a chéile, mar gu 'm biodh a' leannanachd?

Fear-lagha Mairi—Tha mi cur an aghaidh na ceiste, le 'r cead, a shiorraim.

Fear-lagha Iain—Cha 'n e ceist a th' ann.

Fear-lagha Mairi—Tha fuaim ceiste aig na facail.

Fear-lagha Iain — Cuir an aghaidh na fuaime, ma tà.

An Siorram—Tha mi smaointinn gu 'm bheil e ceart gu leòir Dùghall a cheasnachadh mar tha e dèanamh.

Fear-lagha Iain—Cuiridh mi mar so e, ma

tà. Am fac thu Màiri agus an saor Gallda uair air bith cuideachd?

DUGHALL—Chunnaic iomadh uair.

FEAR-LAGHA IAIN—Am fac thu uair shònruichte 'sam bith iad aig Tobar na coille.

DUGHALL—Chunnaic mi aon uair iad, codhiùbh, bho Thobar na coille.

FEAR-LAGHA IAIN—Tha 'n sin a nis, a shiorraim, an nì bha mhiann orm fhaotainn am mach. (Suidhidh e.)

AN SIORRAM (ri Fear-lagha Màiri)—Am bheil ceist 'sam bith agadsa r' a cur air?

FEAR-LAGHA MAIRI—Tha dìreach té no dhà agam ri chur air mu 'n suidh e. Tha thu ag ràdh, Dhùghaill, gu 'm fac thu Màiri agus an saor Gallda aig Tobar na coille còmhla, latha sònruichte?

DUGHALL—Cha 'n 'eil. Cha d' thubhairt mi dad d' a leithid.

AN SIORRAM—Tha mi smaointinn gu 'm bheil thu dol beagan am mearachd, a Dhùghaill!

DUGHALL—An dà, 's mi nach 'eil. Tha mi seasamh air na thubhairt mi.

AN SIORRAM—Nach d' thubhairt thu, ma tà, gu 'm fac thu iad aig Tobar na coille?

DUGHALL—Cha d' thubhairt, ach thubhairt mi gu 'm fac mi iad bho Thobar na coille.

EOGHAN—M' eudail thu, Dhùghaill! Shaoil

Iain gu 'n robh "lach air chois" aige; 's gu dearbh, shaoil mi fhéin e cuideachd; ach tha sinn le chéile meallta 'nar barail, agus is taitneach sin leamsa, ged nach ro thaitneach le m' charaid e.

AN SIORRAM—Cha 'n 'eil e ciallachadh dad, co-dhiùbh 's ann aig an tobar neo bho 'n tobar a chunnaic thu iad ma chunnaic thu iad 's e sin uil' e. An innis thu, a nis, dhuinn co-dhiùbh b' ann 'nan suidhe no 'nan seasamh a bha iad?

DUGHALL—Bha iad 'nan suidhe.

AN SIORRAM—Sin e nis. Tha sinn a' tighinn air a chéile a nis. An innis thu nis: am faca tu an saor Gallda 's a làmh mu mheadhon Màiri? Smaointich tacan 's gabh an gnothach air a shocair.

DUGHALL (air a shocair)—Tha—mi—a'—smaointinn—nach—fhaca.

FEAR-LAGHA IAIN—Ach chunnaic thu 'nan suidhe làimh ri chéile iad?

DUGHALL—Cha 'n fhaca, 's cha d' thubhairt mi gu 'm faca; ach thubhairt mi gu 'm faca mi 'nan suidhe iad.

AM FEAR-LAGHA—Seadh, ma tà. Chunnaic thu 'nan suidhe iad. An robh iad a' bruithinn?

DUGHALL—Bhà.

AM FEAR-LAGHA—Seadh, ma tà. Glé mhath. An innis thu nis dhuinn: ciod è cho faisg 's a bha iad d' a chéile?

DUGHALL—'S e: "ciod è cho *fad* 's a bha iad *bho* chéile," b' fhèarr a fhreagradh.

AM FEAR-LAGHA—Gabhaidh sinn mar sin fhéin e, ma tà. Cha 'n 'eil ann ach "bó mhaol odhar agus bó odhar mhaol."

EOGHAN (os ìosal)—Chì thu an è.

DUGHALL—Ma tà, le 'r cead, bha Màiri 'na suidhe taobh an tighe a' figheadh stocaidh, agus bha 'n saor Gallda 'na shuidhe tarsuinn air maide-droma an tigh-sgoil; 's tha 'n dà thigh mar a tha fhios agaibh mu thuaiream dà cheud slat o chéile.

AM FEAR-LAGHA (ris an t-siorram)—Cha chuala mi riamh a leithid so de dh' amaladh seanchais. (A' tionndadh ri Dùghall)—Nach d' thubhairt thu cheana gu 'm fac thu 'nan suidhe aig an tobar iad? Ciod è chuir thu bhi sluigeadh do sheanchais air an dòigh sin?

DUGHALL—Cha do shluig 's cha do chagainn mi aon fhacal de na thubhairt mi. Thubhairt mi gun teagamh gu 'm fac mi bho 'n tobar iad agus chunnaic *bho* 'n tobar—cuimhnich, cha 'n ann *fo* 'n tobar. (Suidhidh am fear-lagha fo fheirg.)

AN SIORRAM—Tha mi a' tuigsinn na cùise beagan na 's fhèarr a nis; ach tha aon rud ann air am bu mhath leam solus fhaotainn; agus is e sin so: Ciod è mar a chual thu a' bruithinn iad agus iad cho fad bho chéile?

DUGHALL—Chuala mi bruithinn iad gun

teagamh, agus gu maith àrd, cuideachd. Ach dé, cha b' ann r' a chéile. Agus bho 'n tha mhiann oirbh a' chùis a leudachadh dhuibh, so agaibh mar a bhà. Thachair dhòmhsa bhi aon là sònruichte 'sa mhuileann dubh ag iarraidh fraoch sìomain, agus air an rathad dhachaidh, leig mi m' anail air a' chloich mhóir fo Thobar na coille. Thug mi sùil chugam is bhuam, 's mi gabhail toit de 'n phìob, agus chunnaic mi an saor Gallda 'na shuidhe air maide-droma an tigh-sgoil agus Màiri air cloich taobh an tighe a' figheadh stocaidh.

Fear-lagha Iain—Có 'n tigh?

Dughall—Tigh a h-athar, gun teagamh.

Eoghan—Saoil an e an tigh-sgoil!

Dughall (a' leantainn)—Agus a thaobh an cluinntinn a' bruithinn, chuala mi sin cuideachd, a chionn, chuala mi 'n saor Gallda a' glaodhaich ris an fhear bheag, chrotach, a bhiodh a' giùlan na làr-aoil, an t-òrd ladhrach a thoirt chuige; agus chuala mi mar an ceudna Màiri a' stuigeadh a' choin ghlais, Brocair, 'sa mhart g' a cumail bho 'n arbhar.

Eoghan (le gàirdeachas)—Nach d' aithnich mi gu 'n tigeadh Dùghall gu glan as. (Ri Dùghall)—Chuir thu, laochain, am fear-lagha mu d' chorragan mar a rinn thu air an dròbhair mhór a cheannaich an t-agh odhar uait. Agus tha mo chead agad!

FEAR-LAGHA IAIN—Ach, a nis, an cuala tu iomradh am measg nan coimhearsnach, Màiri an so agus an saor Gallda bhi suiridh?

DUGHALL—Chuala mi ghaoth, ach cha 'n fhaca mi i; agus 's ann mar sin tha mi a' creid-sinn a tha suiridh Màiri bhochd.

AM FEAR-LAGHA—Tha sin, ma tà, a' ciallach-adh gu 'm bheil thu creidsinn gu 'n robh ged nach fhac thusa iad na 's mò na chunnaic thu a' ghaoth?

FEAR-LAGHA MAIRI—Cha 'n 'eil a' cheist cothromach, a shiorraim, agus tha mi a' cur 'na h-aghaidh.

AN SIORRAM—Tha mi am beachd nach 'eil a' cheist cothromach, gun teagamh, a chionn nach 'eil comh-cheangal aig an dà nì ri chéile idir. Cha 'n urrainn neach a' ghaoth a' chluinn-tinn nuair nach 'eil i ann; 's nuair tha i ann cluinnidh e i, ach cha 'n fhaic e i. A nis, dh' fhaodadh neach a chluinntinn gu 'n robh càraid òg a' suiridh 's gun fhacal fìrinn a bhi ann; agus air an làimh eile, dh' fhaodadh iad bhi suiridh 's gun fhios a bhi aig neach fo 'n ghréin air. Cha 'n 'eil an coimeas coltach, 's cha leig mi a' cheist a chur air.

EOGHAN—Cha 'n 'eil gnothach aig a' ghaoith idir ris.

AN SIORRAM (a' leantainn)—Am bheil ceist tuilleadh r' a cur air Dùghall?

AN LUCHD-LAGHA (le chéile)—Cha 'n 'eil.

AN SIORRAM—An ath fhianuis, ma tà.

AN CLEIREACH—Iain Tàillear an t-Srath. Thigeadh e an làthair. (Thig Iain an làthair.)

FEAR-LAGHA IAIN—Tha thu eòlach air Màiri an so?

IAIN TAILLEAR—'S iomadh latha bhuaidhe sin. Bho 'n rugadh i.

FEAR-LAGHA IAIN—Am fac thu i fhéin agus an saor Gallda an cuideachd a chéile uair air bith?

IAIN TAILLEAR—Tha mi 'm beachd gu 'm faca.

AM FEAR-LAGHA—C' àite? Smaointich a nis.

IAIN TAILLEAR (a' sealltainn am mullach an tighe)—An dà, mur a bheil mi meallta a'm bharail, saoilidh mi gur h-iad a chunnaic mi 'nan suidhe gu maith companta ri taobh adaig 'san iomaire mhóir an croit a h-athar.

AM FEAR-LAGHA—Tha thu cinnteach gu leòir gur iad a bh' ann?

IAIN TAILLEAR—Tha mi cinnteach gur e Màiri a bh' ann, co-dhiùbh; a chionn bha i buain air an iomaire mhóir a' cheart là ud.

AM FEAR-LAGHA—An robh a h-aon 'sam bith leat aig an àm?

IAIN TAILLEAR—Bha: Seumas Bàn agus Niall a' Choire.

AM FEAR-LAGHA—Chunnaic iadsan, cuid-eachd, iad?

IAIN TAILLEAR—Chunnaic; 's cha do ghabh sinn ionghnadh air bith.

AM FEAR-LAGHA—Cha do ghabh sibh ionghnadh air bith. Ciod è tha thu ciallachadh leis a sin?

IAIN TAILLEAR—Tha; nach robh ionghnadh 'sam bith oirnn gille òg agus nighean òg ghasda fhaicinn 'nan suidhe còmhla.

AM FEAR-LAGHA—Am bheil thu a' ciallachadh gu 'n cuala tu gu 'n robh Màiri agus an saor a' suiridh; agus leis a sin nach do chuir e ionghnadh 'sam bith ort am faicinn còmhla?

IAIN TAILLEAR—Cha 'n 'eil teagamh nach fhaodadh rudeiginn mar sin a bhi ann.

(Bheir Seumas Bàn agus Niall a' Choire a' cheart fhianuis. Suidhidh am fear-lagha.)

AN SIORRAM—Gun teagamh 'sam bith 's i a' cheist a th' ann an so: An d' thug Iain Bàn gealladh-pòsaidh do Mhàiri. Tha e glé choltach a réir a litrichean fhéin a chuala sinn air an leughadh, gu 'n d' thug. Ach air an làimh eile: an do bhris e an gealladh sin? Tha e glé choltach gu 'n do bhris, neo cha tigeadh a' chùis cho fada so——

FEAR-LAGHA IAIN—Cha 'n ann a chur grabadh oirbh, a shiorraim, ach tha dhìth orm, air sgàth Iain, beagan soillearachd a chur air a' chùis. Cha 'n 'eil Iain ag àicheadh nach do gheall e Màiri a phòsadh; agus cha mhò tha e ag àich-

eadh nach do bhris e 'n gealladh sin. Ach ma bha reusan math aige air a bhriseadh, cha 'n 'eil e ceart gu 'm fuilingeadh e ana-cothrom 'sam bith air son a bheachd atharrachadh; agus is e is reusan na fianuisean so a bhi air an tarruing a dhearbhadh gu 'n robh reusan math aig Iain am pòsadh a chur m' a sgaoil: rud a bha e glé dhuilich leis a dheanamh——

EOGHAN—Cha 'n 'eil fhios a'm.

AN SIORRAM—Tha sin uile ceart, agus 's e sin an dòigh a dh' fheumar sealltainn air a' chùis. Mur an robh Màiri cho dìleas dha is a bu chòir dhi bhi, rud a tha e glé choltach nach robh, a réir fianuis Iain Thàilleir is an dithis eile, tha e nàdurra gu leòir nach smaointicheadh e air a' ghnothach a leigeil air aghaidh na b' fhaide; agus có e gheibheadh coire anns a' cheart suidheachadh? Ach air an làimh eile, feumar an aire shònruichte a thoirt dha so. Ma bha gealladh aig Iain air Màiri, bha gealladh aig Màiri air Iain. Agus bha e 'n geall airsan a bhi cho dìleas dhith-se 's a bha e dhith-se bhi dìleas dhàsan. A nis 's e cheist: an robh e sin. A réir a litrichean fhéin a chuala sinn air fad air an leughadh, cha robh; oir tha e 'g ràdh gu 'n d' rinn e suas ri sheann leannan, Peigi nighean Iain. A nis, dh' innis Iain so gu saor do Mhàiri an litir mar a chuala sinn; agus tha mi am

beachd gu 'm bheil a thaobh-san de 'n chùis na 's gloine na taobh Màiri.

EOGHAN—Dèanaibh air ur socair, a shiorraim; cha 'n 'eil am bonnach beag bruich fhathast.

FEAR-LAGHA MAIRI—Feumar a thoirt an aire, le' r cead, a shiorraim, gur e sin a' cheart reusan a thug do Mhàiri, Iain a thoirt gus a' chùirt so: e bhi falbh le caileagan eile agus a ghealladh do Mhàiri a bhriseadh.

AN SIORRAM—'S ann air a sin dìreach a tha mi tighinn. Ged is i Màiri a thog a' chùis an aghaidh Iain nuair a thuig i gu 'n robh e air dèanamh a suas ri Peigi nighean Iain, dh' fhaod-adh Iain e-fhéin ceum an toiseach a ghabhail agus Màiri a thoirt gu cùirt air son a' cheart dìolaidh, nuair a thuig e gu 'n robh i air dèanamh a suas ris an t-saor Ghallda; 's tha mi leis a sin a' dèanamh am mach gu 'n robh Iain na bu dìriche 'na ghiùlan na Màiri.

FEAR-LAGHA IAIN—Le 'r cead, a shiorraim, tha Iain ag ràdh nach d' rinn e ach an t-iomradh so thoirt air Peigi nighean Iain air son fearg a chur air Màiri agus mar gu 'm biodh pàigh-eadh mu chlàr a dhèanamh oirre. Aig an àm cheudna, cha robh an rud fìor idir, agus b' àill leis nach robh e fìor mu Mhàiri na bu mhò; oir mur a biodh, math dh' fhaoidteadh gu 'n còrdadh iad an déigh na h-uile rud; ach tha fianuis Iain

Thàilleir agus an dithis eile gu làidir an aghaidh sin. Bha tlachd mór aige do Mhàiri agus tha a' cheud litir a chuir e chuice an déigh dol do Ghlascho an dearbhadh sin gu mór. Bha e làn mulaid nuair a sgrìobh e i, agus thaom e a chridhe am mach innte.

EOGHAN—U! Bithidh duine mar sin, co-dhiùbh, a' cheud seachdain an déigh dha do 'n tigh fhàgail. Cha 'n 'eil an ath té no 'n treasa té cho blàth sin.

FEAR-LAGHA MAIRI—Cha 'n 'eil mi a' smaointinn gu 'n robh cridhe Iain idir a réir na litreach sin, ged a chaidh e gu bàrdachd innte. Ma bha a chridhe a réir a phinn, 's neònach nach d' thug e 'n aire ciod e lath 'n mhìos air an do sgrìobh e; oir mar a chunnaic sinn air fad, 's e 'n deicheamh là fichead de cheud mhìos an Earraich a chuir e sìos, latha nach robh idir anns a' cheart mhìos, ged is i bliadhna-leum fhéin a bh' ann.

EOGHAN—Seadh, agus 's ann a bha e bruithinn air a' ghealaich mar gu 'm b' i 'n aon ghealach a bhiodh an Glascho agus an so.

AN SIORRAM—Ach, co-dhiùbh, feumar dol air aghaidh. Tha 'n ùine air dol seachad. (A' tionndadh ri fear-lagha Màiri,) Am bheil ceist 'sam bith agadsa r' a cur air Iain?

AM FEAR-LAGHA (ag éirigh)—Tha dìreach ceist no dhà agam r' a cur air. (A' tionndadh ris an fhianuis.) Tha thu ag ràdh gu 'm faca tu

Màiri agus an saor Gallda 'nan suidhe taobh adaige air an iomaire mhóir?

IAIN TAILLEAR—'S e sin beachd a th' agam.

AM FEAR-LAGHA—Ciod è, ma tà, a' cheart àm de 'n bhliadhna bhiodh sin?

IAIN TAILLEAR—An àm an Fhoghair, gun teagamh; neo cha bhiodh adagan ann.

AM FEAR-LAGHA—Ach 's e tha mi ciallachadh: ciod è an t-àm de 'n Fhoghar; oir dh' fhaodadh adagan a bhi am muigh an déigh do 'n t-saor Ghallda an dùthaich fhàgail?

IAIN TAILLEAR—An dà, bho 'n tha mi tighinn gu m' chuimhne, b' ann tràth an ceud mhìos an Fhoghair.

AM FEAR-LAGHA—Seadh, tha sin glé mhath; ach ciod è mar tha beachd cho math agad air an àm: ciod è 'n comharra th' agad air?

IAIN TAILLEAR—Tha comharra math gu leòir agam air; agus 's e sin gu 'm b' e àm Faidhir an Dùin a bh' ann; agus cha chreid mise duine 'sam bith aig am bi mart no each r' a reic no r' a cheannach nach 'eil sin 'na dheadh chomh-arra. Agus thachair so an là-arn-a'-mhàireach air dhomh tighinn thar na faidhreach.

AM FEAR-LAGHA—Seadh. An innis thu so dhomh, ma tà? Ciod è an t-àm de 'n Fhoghar am bi sibh a' tòiseachadh air buain?

IAIN TAILLEAR—Bithidh, am bitheantas, mu thoiseach dàrna mìos an Fhoghair.

AM FEAR-LAGHA—Mu thoiseach dàrna mìos an Fhoghair! Agus ciod è mar a nis a b' urrainn duit Màiri agus an saor Gallda fhaicinn taobh adaig an toiseach ceud mhìos an Fhoghair? (Cromaidh Iain a cheann agus tachasaichidh e a chiabhagan.)

EOGHAN—Tha thu 'n sàs, 's cha tig thu as!

AN SIORRAM—Tha sin gun teagamh a' cur seallaidh eile, uile gu léir, air a' chùis. (Ri fear-lagha Iain.) Am bheil ceist 'sam bith tuilleadh agad r' a cur?

FEAR-LAGHA IAIN—Dìreach té no dhà. Am bheil Alasdair Mór a' cleachdadh a bhi cur eòrna 'san iomaire mhóir?

IAIN TAILLEAR (le sodan)—Thà.

AM FEAR-LAGHA—'S ciod è 'n t-àm am bi an t-eòrna 'ga bhuain?

IAIN TAILLEAR (gu fearail)—Dìreach mu thoiseach ceud mhìos an Fhoghair.

AM FEAR-LAGHA—'S nach fhaodadh leis a sin adagan gu leòir a bhi air an iomaire mhóir mu 'n àm shònruichte so?

EOGHAN—(Ged dhannsteadh an ruidhle gu chùl, bidh car ùr an ruidhle mhogain agadsa!)

IAIN TAILLEAR—Dh' fhaodadh.

AN SIORRAM—'S e sin ma 's e eòrna a bh' ann.

EOGHAN—('s càch 'ga chumail sàmhach)—'S e sin e dìreach, a shiorraim. (Ri càch.)

Cha 'n fhàn mi sàmhach. Cha 'n ann air son a bhi sàmhach a thàinig mi 'n so.

AN SIORRAM—Am bheil duine 'n làthair is urrainn ìnnseadh ciod è 'm bàrr a bha 'san iomaire mhóir, a' bhliadhn' ud?

FEAR-LAGHA IAIN—Tha: Niall a' Choire.

AN CLEIREACH—Thigeadh Niall a' Choire an làthair.

AN SIORRAM—An urrainn duitse ìnnseadh ciod è 'm bàrr a bh' anns an iomaire mhóir a thrì bliadhna o 'n àm so?

NIALL (a bhas air a smig, 's e sealltainn am mullach an tighe, 's e bruithinn ris fhéin gu socrach)—Stad thusa, ma tà. A cheithir bliadhna o 'n àm so bha buntàta agamsa 'san iomaire mhóir. A nis, 's e eòrna a bhios an déigh a' bhuntàta; 's a thrì bliadhna o 'n àm so 's e eòrna bha 'san iomaire mhóir. Bha eòrna—

FEAR-LAGHA MAIRI—Ciod è 'm beachd a th' agad gur ann a ceithir bliadhna o 'n àm so a bha buntàta agad 'san iomaire mhóir?

NIALL—Tha: gu 'm b' i an obair mu dheireadh a rinn làir bhàn Iain Thàilleir, mo chuid buntàta-sa a chairtearachd dhachaidh. Bhàsaich i air an ath gheamhradh; agus b' ann 'san fhoghar 'na dhéigh sin a cheannach e' n t-each odhar.

AN SIORRAM—Tha sin soilleir gu leòir.

FEAR-LAGHA MAIRI—An latha sin a bha thu fhéin agus Seumas Bàn agus Iain Tàillear

còmhla, an robh sibh cho dlùth do 'n dithis a chunnàic sibh taobh na h-adaige 's gu 'n aithnicheadh sibh duine seach duine?

NIALL—Cha robh.

AM FEAR-LAGHA—'S ciod è mar, a nis, a rinn sibh am mach gu 'm b' e 'n saor Gallda bh' ann?

NIALL—Chunnaic sinn e tighinn a nall bho 'n tigh-sgoil an coltas an t-saoir agus roinneadh dhuinn rud a bha nàdurra gu leòir—gu 'm b' e bh' ann.

AN SIORRAM—Ciod è mar bha e nàdurra gu leòir? An ann a chionn gu 'n cuala sibh gu 'n robh e fhéin agus Màiri suiridh?

NIALL—Cha 'n ann; ach a chionn gu 'm faca sinn a' tighinn bho 'n tigh-sgoil e, agus gu 'n robh sgeadach an t-saoir air.

AM FEAR-LAGHA—Cha 'n 'eil cinnt agaibh air ach sin.

NIALL—Cha 'n 'eil ach gu 'n cuala sinn a rithis gu 'm b' e a bh' ann?

AM FEAR-LAGHA—Agus có aige chuala sibh gu 'm b' e bh' ann?

NIALL—Aig Eachann a' Mhuilinn. Thubhairt e gu 'n d' innis Dùghall Ruadh nà h-Atha dhà e; agus gu 'n robh Dùghall fhéin leis an t-saor aig an tigh-sgoil nuair a chaidh e null far an robh Màiri, 's i buain air an iomaire mhóir. Cha 'n 'eil cinnt no dearbhadh agamsa air a'

chùis ach sin; agus b' àill leam nach robh sin fhéin agam,

Am Fear-lagha (ris an t-siorram)—Sin na bheil agam ri ràdh.

An Siorram—Cha 'n 'eil mi faicinn gu 'm bheil reusan 'sam bith dol na 's fhaide air aghaidh leis a' chùis. Cha 'n 'eil e coltach gu 'm bheil 'san nì uile ach sgeul mu thuaiream, gun bhun, gun bhàrr, gun dreach, agus air fàs bho bheul gu beul mar mhuc shneachd, mar a dh' éirich do iomadh sgeul eile coltach rithe a fhuair ùine gu leòir a dh' imeachd bho bheul gu beul. Cha 'n 'eil teagamh air a shon sin, na 'm biodh Dùghall Bàn na h-Atha againn an so nach cuireadh e soilleireachd mhór air a' chùis. Am bheil Dùghall an so, a Nèill?

Niall—Cha 'n 'eil. Tha e an America bho chionn bliadhna.

Dughall (ag éirigh 'na sheasamh am meadhon na cùirte)—Tha Dùghall Bàn an so, agus seasaidh e air a shon fhéin.

An Cleireach—Seas a nìos, a Dhùghaill. (Thig Dùghall an làthair.)

Eoghan ('s e a' glaodhaich)—Eudail thu, Dhùghaill! Bu tu daonnan am pineadh a chumadh an roth air an aiseal!

An Siorram—An d' thubhairt thusa ri Eachann a' Mhuilinn gu 'm fac thu Màiri agus an saor Gallda 'nan suidhe taobh adaig?

DUGHALL—Cha d' thubhairt riamh. Bu duilich dhomh ; a chionn cha 'n fhaca. Tha mi a' tuigsinn gu 'm bheil foill air a cluich an so ; agus ma cheadaicheas sibh dhomh labhairt, cha 'n 'eil fhios a'm nach cuir mi beagan soillearachd air a' cheist nach 'eil oirre. Rinn aon rud beag sgàil a chur air gach sùil pàirt de na chuala mi labhairt ; ach, math dh' fhaoidteadh gu 'n rachadh agamsa le beagan fhacal an sgàil sin a thogail.

AN SIORRAM—Bithidh sinn ro thoileach éisdeachd riut, a Dhùghaill.

DUGHALL—So agaibh, ma tà, mar a bhà. Bha toil aig Eachann, bho chionn iomadh latha, cur eadar Màiri agus Iain Bàn, agus sùil gheur aige fhéin innte. 'S minig a thubhairt e rium fhéin nach stadadh e gus an toireadh e 'n t-iasg á spuir na h-iolaireach, ged a bha e gabhail air a bhi 'na charaid dìleas daibh le chéile. Air an latha shònruichte so air am bheil sibh a' bruidhinn, bha mise agus Eachann còmhla aig an tigh-sgoil. Chunnaic sinn Iain Tàillear an t-Srath agus Seumas Bàn agus Niall a' Choire an croit Iain Thàilleir, agus thuirt Eachann gu 'm bu ghasd an spòrs e dol a null far an robh Màiri an riochd an t-saoir dh' fheuch ciod è theireadh Iain Tàillear 's an dithis eile, agus sùil na dùthcha air Màiri co-dhiùbh, a chionn

gealladh pòsaidh a bhi eadar i-fhéin agus Iain Bàn. Sin agaibh mo chuid-sa dheth. Dh' fhàg mi 'n dùthaich greis 'na dhéigh sin; 's tha fios agaibh fhéin air a' chòrr na 's fhèarr na th' agamsa.

An Siorram—Tha na briathran sin a' cur crìch urramaich air a' chùis uile gu léir. B' e Eachann a' Mhuilinn a b' ùghdar do gach ùirsgeul gun dreach, gun bhun, gun bhàrr, a b' aobhar a' chùis a thoirt an so. Bha e gabhail dà phàirt anns an nì.

Eoghan—Bha toil aige fhéin a' phàirt a b' fhèarr a bhi aige; ach cha deach leis.

An Siorram—Agus, ged nach deach leis mar thuirt mo charaid, cha robh ann, mu 'n d' thubhairt an sean-fhacal e, ach "seach mo chluas agus buail m' adharc." Mur an do thachair do Dhùghall Bàn tighinn le tuiteamas 'nar measg, cha 'n 'eil fhios a'm idir ciod è 'n taobh a rachadh a' mhéidh.

Fear-lagha Iain—Tha Iain Bàn ro thoilichte gu 'n robh Màiri dìleas dà an déigh na h-uile rud. Thàinig a' chùis am mach calg dhìreach an aghaidh mar a bha e smaointinn a thigeadh i. Ach ged bu duilich leis sin a smaointinn, tha e ag iarraidh a ràdh gu 'm bu Eachann a' Mhuilinn anns an robh e cur a leithid de dh' earbsa, a bha cur nam fiosan chuige mu Mhàiri 's mu 'n t-saor.

EOGHAN—Nach b' e cluich a mhealladh companaich i!

FEAR-LAGHA MAIRI—Agus tha Màiri cheart cho toilichte chluinntinn gu 'n robh Iain dìleas dhith daonnan, agus gur th' ann a nis a tha e tuigsinn tratan Eachainn anns an robh e cur a leithid de dh' earbsa. Tha cuimhne aice, a nis, glé mhath an latha ràinig e i taobh na h-adaige agus aparan an t-saoir air, ach cha do thuig i gus a so ciod è bu chiall do 'n turus a thug e far an robh i.

AN SIORRAM—Tha e coltach, co-dhiùbh, gu 'n robh a' chàraid neo-chiontach le chéile anns an nì a chaidh a chur am mach orra. Chuir fianuis Dhùghaill Bhàin ar n-obair air fad an giorrad. Tha mi a' toirt taing do gach aon a ghabh pàirt anns a' chùis, agus gu seachd, sònruichte do 'n luchd-bhreith a shuidh cho socrach sàmhach, ciallach, agus sin aig iomadh àm a bha e coltach gu 'n tigeadh snaimean cruaidhe mu 'n coinnimh a chum am fuasgladh. Cha 'n 'eil teagamh agam nach dèanadh iad sin.

EOGHAN—Sinn a dhèanadh gu toileach! 'S iomadh snaim chruaidh a dh' fhuasgail Fionnladh an so nuair a rachadh na lìn troimh chéile air an oitir mhóir.

AN SIORRAM—Cha 'n 'eil teagamh agam nach dèanadh iad sin gu sgiobalta agus gu toileach, mar a thuirt mo charaid—

EOGHAN—Taing dhuibh, a shiorraim.

AN SIORRAM—Ach tha chùis na 's fhèarr mar a tà i, agus théid sinn air fad dhachaidh na 's toilichte na bha dùil againn, air fad aon uair, a dh' fhaodadh pàirt againn dol.

# "'S LEAM FÉIN AN GLEANN."*

BHA dà rud shònruichte bu reuson do na h-uaislean bu mhotha 'san dùthaich a bhi taghal Ghleann-a'-chaorainn; agus b' iad sin gur ann ann a bha 'n fhrìth fhiadh a b' fhèarr 'sa Ghaidhealtachd uile, agus an aon mhaighdean bu mhaisiche air an do dhearc sùil duine bho chionn iomadh linn roimhe sud. Cha robh snaidheadair riamh 'sa Ghréig a ghèarr am mach á cloich le òrd 's le gilb ìomhaigh bu shnasmhoire; 's cha robh maise dh' iarradh bàrd air nighinn, nach robh oirre bho mhullach a cinn gu bonn a coise: agus 's iomadh bàrd math a sheinn cliù maighdean Ghleann-a'-chaorainn r' a latha. 'S iomadh fleasgach òg ionnsuichte, làn òir is ionmhais, thigeadh do 'n ghleann mar leisgeul a shealg nam fiadh ainmeil aig an robh an dachaidh am measg nan stùc 's nam beann air oighreachd a' ghlinne; ach cha b' e idir fear na cròic bu mhotha bhiodh air an aire am feadh 's a bhiodh iad a' seilbheachadh a h-uile toilinntinn 's làn-aigheir a tha 'n cois faghaid nam fiadh. Bu lìonmhor iad mu 'm fàgadh iad an

* Le cead A' Chòmuinn Ghaidhealaich.

gleann a dh' iarradh làmh Màiri òig; ach bha iad a cheart cho lìonmhor d' an d' thug Màiri òg an diùlt, eadhon ged rachadh cuid dhiubh mu 'n cuairt air suiridh na maighdinn a cheart cho seòlta 's a rachadh iad a shireadh fear dìreadh nan stùc. Bu tric a bhiodh a sean athair am feirg rithe air son cùl a chur ri iomadh pòsadh, mór, beartach; ach thug Màiri a cridhe do òganach-smiorail, gasda eile; agus bheireadh i a làmh dha, cuideachd, na 'm faodadh i—an rud nach fhaodadh. B' e sin Iain bàn pìobaire, aon mhac banntraich bhochd a bha fuireach am bothan beag mu thuaiream dà cheud slat do 'n tigh mhór.

Bha Iain 'na ghille cho deas, dìreach, smiorail ri aon mhac màthar a sheas riamh air bonn bròige; 's an uair a dh' éideadh se e-féin 'san deise Ghaidhealaich, bu shealladh shùl e do dh' ìslean 's do dh' uaislean anns gach cuideachd 'sam bitheadh e—agus b' iomadh sin—àrd, inich, slinneineach, leathan, le dhà chalpa chuimir, an osain bhallach, mar bhradan tarra-gheal na garbhlaich. Bho 'n a bha e 'na bhalach glé òg, bha e 'na phìobaire aig Fear a' Ghlinne; agus meur eile bu ghlaine air feadan cha robh furasd fhaotainn. Bho 'n dh' fhalbh Cloinn Mhic Criomain cha robh fear eile 'san dùthaich a bheireadh am mach gach glug 's gach snaim 's gach car tha 'n siubhal, no 'n taor-lùth no 'n

crunn-lùth pìobaireachd, cho math ri Iain bàn, pìobaire Fear Ghleann-a'-chaorainn.

'S iomadh latha thug e féin agus Màiri òg a' leannanachd; agus cha 'n 'eil iomradh am bàrdachd no 'n sgeulachd air fear no mnaoi aig an robh leannan-sìth a rinn leannanachd cho uaigneach ré ùine cho fada, ri Iain bàn 's ri Màiri òig a' Ghlinne. Nuair a thigeadh neòil dhubha na h-oidhche mar sgàil-bhrat dorcha thar mullach nam beann, shéideadh Iain suas a' phìob mhór aig ceann a' bhothain bhig; 's nuair chluinneadh Màiri òg cuir bhòidheach "'S leam féin an gleann," 'na suidhe 'na seòmar àrd, thuigeadh i gu 'n robh i ri Iain a choinn-eachadh 'san àite ghnàthaichte fo sgàil nam preas a bha tilgeadh am faileas dorcha air aodann Locha-bà; agus 's gann a dh'aithriseadh mac-talla nan creag na meòir mu dheireadh de 'n phort, nuair bhiodh Màiri air a pasgadh 'na breacan, a' feitheamh r' a leannan.

Lean iad mar so iomadh latha 's bliadhna; ach, mar a dh'éirich do iomadh càraid òg eile bhiodh a' leannanachd gun fhios, chaidh am brath; agus 's gann a chaidh am beag sgeul do 'n mhór-sgeul, nuair ràinig an gnothach cluasan Fear a' Ghlinne. 'S e thàinig as a' chùis gu 'm b' fheudar do Iain an dùthaich fhàgail gun dàil, gun fhuireach; agus cha robh sin gun trioblaid, gun sileadh dheur do Mhàiri

bhochd. Fhuair iad an cainnt a chéile aon oidhche mu 'n d' thug Iain a chùl ris an dachaidh 'san d' fhuair e àrach òg. Mu 'n do dhealaich iad ri chéile thubhairt Iain: "Nis, a Mhàiri, bithidh iomadh latha 's bliadhna mu 'n tachair sinn a rithis, 's math dh' fhaoidteadh nach tachair gu bràth; ach ma chluinneas tu oidhch' éiginn fhathast fuaim, ''S leam féin an gleann,' thig thu an so mar a b' àbhaist: 's e sin mur a bi thu air làimh aig fear eile." Gheall Màiri sud agus, le 'n cridheachan a' plosgail ri uchdaibh a chéile, dh' fhàg iad a' bheannachd mu dheireadh gu ceann iomadh latha 's bliadhna—no air na bha dh' fhios aca—gu bràth.

Mu 'n do dh' éirich grian air maduinn an là-'rn-a'-mhàireach, bha Iain iomadh ceum air a shlighe, agus bu cheumannan troma iad sin; agus cha b' e chridhe bu dad a b' aotruime. An ceann beagan ùine ràinig e Glascho, agus aig crois a' bhaile mhóir sin, ghabh e tasdan an rìgh, 's chaidh e 'na phìobaire do 'n Réisimid Dhuibh, far an robh iomadh gille sgairteil, smiorail, de mhuinntir Ghleann-a'-chaorainn, mar bha Iain fhéin.

Bha Màiri òg gu deurach, muladach 'ga thuireadh anns a' ghleann. Cha robh sìon air an leagadh i sùil nach robh leatha mar gu 'm biodh e gul 's a' caoidh Iain mar a bha i féin. Bha gnùis throm, mhuladach air gach cnoc

's gach glac 's gach preas. Nuair thàinig deireadh a' cheud latha, bha 'n gleann gun Iain; 's nuair a thàinig an t-àm a b' àbhaist dith "'S leam féin an gleann" a chluinntinn a' tighinn oirre bho 'n bhothan bheag ud thall, bha a cridhe 'n impis sgàineadh le bròn. Shuidh i mar a b' àbhaist dith an uinneig an t-seòmair. Bha gaoth thlàth ag iomain neul dhubha na h-oidhche gu mall thar a' ghlinne. Dh' fhalaich na beanntan an cinn ghorma fo chleòca trom de cheò. Bha torman mulaid nach b' àbhaist aig gach eas a bha sruthadh o chìochan nan stùc; 's bha gaoth an anamoich ag osnaich bho phreas gu preas, 's bho chraoibh gu craoibh, mar nach cuala Màiri riamh roimhe i. Bha gach ni fo smal 's fo bhròn comh-réir ri Màiri fhéin, a' tuireadh 's a' caoidh na dh' fhalbh an là ud. Thug i iomadh latha mar so a dh' aindeoin na dhèanadh a h-athair g' a toileachadh le bhi cruinneachadh chuideachdan cridheil, feuch an tréigeadh i 'm bròn a bha i giùlan. Ach bha Màiri bhochd a' sìor shnaigheadh as. Bha 'm maise nach robh ach tearc r' a fhaicinn an gnùis mnatha, an impis a tréigsinn. Bha i mar bhlàth a' cinntinn fo sgàil nan craobh far nach ruigeadh aon chuid dealt torach na h-oidhche no aiteal cùbhraidh grian an t-samhraidh.

Bha Màiri bho àm gu àm gu coibhneil, furanach, dleasanach ri màthair Iain. Bha i mar

so a' faotainn a naigheachd gu tric: ni bha toirt aotromachaidh mhóir dith. Ach an ceann beagan ùine thàinig air an réisimeid falbh gus na h-Innsean-an-ear; agus ged a bha litir a' tighinn bho Iain an tràth-s' 's a rithis anns a' cheud tòiseachadh, bha iad ri ùine fàs na b' ainneimhe 's na b' fhaide bho chéile, gus mu dheireadh an do sguir iad air fad.

Ré iomadh bliadhna fhada cha robh sgeul bheò no mharbh a' tighinn air; agus anns an ùine sin thàinig atharrachadh mór air a' ghleann. Chaidh an oighreachd cho mór am fiachan 's gu 'm b' fheudar a reic; agus bha i air a ceannach le uasal òg an Lunnainn; ach cha chualas ainm. Bha leis a sin sean uachdaran a' ghlinne ris an t-seann dachaidh fhàgail; 's cha robh sin gun bhi goirt, cràiteach do 'n tuath lìonmhor a bha 'n Gleann-a'-chaorainn; oir bha iad féin 's an seanairean a' pàigheadh màil do theaghlach a' ghlinne bho chionn iomadh glùn air ais.

Air sgàth a h-athar bha nis a' fàs suas an aois, 's a' fàs sìos an cuid, dh' aontaich Màiri Sasunnach òg, beartach, a bhiodh a' tighinn tric do'n gleann a shealg nam fiadh, a phòsadh. Thug i dùil gu 'n tilleadh Iain gu bràth. 'S iomadh uair a smaointich i gu 'n do thuit e am blàr ris na daoine dubha; no gu 'n do bhàsaich e leis na plàighean mosach tha cho buailteach do

thìrean teth; no gu 'n robh e air a reubadh leis na beathaichean fiadhaich tha cho lìonmhor am fàsaichean nan Innsean. Ach a dh' aindeoin nan smaointean sin cha robh oidhche gus an oidhche mu dheireadh nach robh i cumail a cluais fosgailte feuch an cluinneadh i fuaim na pìoba.

Ré na h-ùine sin bha Iain beò, slàn. Ged rinn e dearmad air bhi sgrìobhadh, mar rinn iomadh fear d' a sheòrsa a bhiodh treis an tìrean céin, bhiodh e gu tric a' smaointinn air na dh' fhàg e as a dhéigh. Bu tric a rachadh e sràid do 'àit' iomallach, uaigneach, agus a chluicheadh e leis féin na puirt air an robh déigh aig Màiri; agus thar leis gu 'm faiceadh e i tighinn 'na chòmhdhail am beul an anamoich. Gu tric nuair bhiodh Iain mar so, bhiodh e faicinn dèarrsadh bòidheach, boillsgeil, mar gu 'm biodh reul air oidhche reothaidh, an taobh chnuic faisg air. 'S tric a smaointich e dol feuch ciod è bu chiall da; ach aon latha 's e dol seachad air an àite cheudna, chuir e roimhe gu 'n toireadh e deuchainn dà, ged bha e 'm beachd iomadh uair gur e beothach fiadhaich a bh' ann, 'na laighe am fàil. Co-dhiùbh, ràinig e 'n t-àite agus, am bruaich mhóir an sin, fhuair e clach sgorrach geur-chumadh; ach leis an dèarrsach ghorm a bha i a' tilgeil 'na làimh, eadhon air a' mheadhon-latha, smaointich e gu 'n toireadh e leis i; 's na 'n

robh e an dàn da dol dachaidh gu bràth, gu 'm biodh i aige 'na h-ionghnadh as na h-Innsean-an-ear.

Beagan ùine 'na dhéigh so thàinig an réisimeid dachaidh do Lunnainn; agus aon latha sònruichte bha 'n sin, bha Iain a' gabhail sràid leis féin agus a' gabhail tlachd anns gach sealladh bha e faicinn feadh a' bhaile mhóir sin, nuair thàinig e gu uinneig bùth mhóir anns an robh iad a' reic chlachan luachmhor. Chunnaic Iain an sin clach de 'n cheart seòrsa thug e féin as na h-Innsean, agus smaointich e, leis mar a bha i air a gleidheadh cho cùramach, gu 'n robh i gu math fiachail. Chaidh e stigh do 'n bhùth agus dh' fhoighnich e prìs na cloiche. B' e sud mòran mhìltean.

"An dà," ars Iain. "tha té agamsa de 'n cheart seòrsa, ach a cheithir meud rithe so; agus ma chòrdas sinn m' a prìs, reicidh mi ribh i."

"Faiceam i," ars am marsanta, "'s cha 'n 'eil fhios nach fhaod mi a ceannach."

Dh' fhalbh Iain a dh' iarraidh na cloiche; agus nuair a thill e, sheall am marsanta oirre gu mionaideach.

"Tha so," ars esan, "clach de 'n daoimean is fèarr. Ciod è ghabhas tu oirre?"

Dh' innis Iain sud; agus, mu 'n deach e mach thar stairsneach a' bhùth, bha e 'na dhuine cho beartach 's a bha coiseachd air sràidean Lunn-

ainn. 'S beag a smaointich Iain gu 'n robh urad de luach anns a' phìos cloiche bha e giùlan 'na chuideachd cho suarach a leithid de ùine.

Beagan ùine an déigh sud, ciod è chunnaic Iain anns na paipearan naigheachd ach gu 'n robh Gleann-a'-chaorainn anns a' mhargadh. Gun dàil 'sam bith 's ann a chuir e tairgse air an oighreachd troimh luchd-lagha an Dùn-éideann; agus, an ceann glé bheag de làithean, thàinig fios chuige gu 'n d' fhuair e 'n gleann air a thairgse. 'S beag a smaointich Iain an latha chaidh fhògradh as a' ghleann gu 'm faodadh e tilleadh ann fathast, 's e 'na uachdaran air, agus a' cheud tilleadh sin, cuideachd. B' e mhiann gun fhios a bhi aig neach 'sa ghleann air a' chùis; oir chuir e roimhe gu 'n rachadh e dhachaidh, 's nach dèanadh e e-féin aithnichte do dhuine car tiota.

Thug e an sin aghaidh air na garbh-chriochan aon uair eile. Bha 'n latha goirid earraich air ciaradh dh' ionnsuidh na h-oidhche nuair a ràinig e crìochan Ghleann-a'-chaorainn. Shuidh e car tacain air bruaich bhig taobh an rathaid a' leigeil a sgìos, agus a' gabhail aon làn a shùl de ghleann a ghràidh aon uair eile, air a cheud tilleadh dha ann, bho chionn iomadh bliadhna mhór fhada. B' e sin an sealladh a thug air an fhuil an cuislean Iain a bhi ruith gu blàth agus gu farumach. Bha na beanntan ceutach a' dìreadh

’nam binneanan móra, gorma a suas an aghaidh nan spèur, agus badain de neòil chruaidh, dhubha, ghiobagach na h-oidhche earraich a’ snàmh gu h-aotrom thairis orra. Bha tùchan na liath-chirc am measg an fhraoich mar a b’ àbhaist, agus dùrdail throm a’ choilich ’g a freagairt ’sa choille. Bha ’m bradan tarra-gheal a’ mireag ’s a’ leum ’san loch, ’s a’ fàgail cearcaill anns gach àite an tuiteadh e. Bha na rionnagan a’ caogadh ’s a’ priobadh troimh gach uinneig bh’ air an speur, ’s a’ tilgeadh an gathan geala soluis a nuas air monadh ’s air srath. Bha ’n tigh mór, a nis a bu leis féin, le sholus a’ boillsg-eadh anns gach uinneig a bh’ air; agus bothan beag a mhàthar ’ga altrum an uchd na beinne móire, ’s na craobhan mar a b’ àbhaist a’ sgaoil-eadh am mach am meanglan a chumail fasgaidh air. ’S iomadh sealladh a chunnaic Iain an tìrean céin; ach b’ e sud sealladh bu bhòidhche chunnaic e riamh. Cha robh àit’ air an sealladh e nach robh cuimhneachan air choireiginn comh-cheangailte ris agus ionnan ’s ag ràdh ris: “Bheil cuimhn’ agad air a so, Iain?”

Ràinig Iain stairsneach a mhàthar agus, gun dad a ghabhail air, dh’ iarr e cuid oidhche oirre: gu ’m bu shaighdear e bha tighinn dachaidh air fòrlach.

“Gheibh thu sin, a ghràidh,” ars an t-sean bhean bhochd, “agus bho ’n is saighdear thu,

's leat dà cheann an tighe. Bha mac éibhinn agamsa, mi-fhéin, an arm an rìgh; ach bho chionn mhóran bhliadhnachan cha 'n 'eil sgeul bheò no mharbh air."

Thàinig reachd am muineal na sean mhnatha bhochd a thug tiomadh mór air Iain; agus eadar a h-uile latha goirt a chuir e seachad, cha do chuir e cath riamh seachad cho mór 's a chuir e a' cumail tobraichean nan deur gun taomadh thar am beul.

Nuair a fhuair Iain greim bìdh, ghabh e naigheachd na dùthcha.

"Am bheil dad ùr a' dol air aghaidh 'san dùthaich?" ars esan.

"An dà, tha gu leòir," ars a mhàthair; "thàinig atharraichean móra mu 'n cuairt an ùine glé ghoirid. Tha 'n oighreachd so air a reic 's an sean uachdaran r' a chùlaibh a thoirt oirre gu bràth, air a' bhealltuinn so tighinn; 's tha 'nighean an nochd a' pòsadh ri Sasunnach òg, beairteach; 's cha 'n 'eil sin gun chuimhneachan bochd dhòmhsa."

Cha d' fheòraich Iain c'ar son. Dh' éirich e 'na sheasamh air an ùrlar, agus ars esan, 's e cur dheth a chleòca mhóir:—

**"Cha tig fuachd gu 'n tig earrach;**
**No cruaidh-chàs na gaillinn;**
**'S cha dèan bean ach air éiginn**
**Gu 'n aithnich i ceud-ghin."**

" An aithnich sibh Iain, ur mac, a mhàthair?"

Cha ruig mise leas oidhirp a thoirt air ìnnseadh na coinnimh a bha eadar Iain 's a mhàthair, an oidhche sin.

Ach bha gealladh sònruichte aig Iain ri ghleidheadh. Ghleus e phìob. Chaidh e mach; 's nuair ràinig e 'n t-seann làrach, shéid e suas i, is chualas ceòl 'sa ghleann an oidhche sin nach cualas ann o chionn iomadh latha. Bha tosd anns a' ghleann uile gu léir, mar gu 'm biodh gach creutair ag éisdeachd. Sguir a' chearc d' a tùchan air an raon is shìn i mach a h-amhaich a dh' éisdeachd ri seis " 'S leam féin an gleann." Sguir a' bhó air an fhaiche de chnàmh a cìr. Thog am fiadh a chabar 'sa bheinn, is thug an smeòrach a ceann trom, cadalach am mach bho sgéith, 's i cumail cluais ri claistneachd.

Bha fear-na-bainnse 's bean-na-bainnse air an cuartachadh le cuideachd mhóir, ghreadhnaich, 'nan seasamh air beulaibh a' mhinistir, nuair chualas ceòl na pìoba.

"Tha sud a' toirt a'm chuimhne meur Iain bhàin," thuirt fear de 'n chuideachd.

Thàinig an siubhal. " Na 'm biodh Iain beò, 's e 'san dùthaich dh' abarainn gur e tha 'n sud," arsa fear eile.

Ach thòisich an crunn-lùth anns an robh obair mheur nach cualas riamh roimhe a leithid.

" Biodh Iain bàn beò no marbh, 's e 'san dùthaich no aisde, 's e tha 'n sud," ars an treas fear.

Ach bha ùbraid am measg na cuideachd. Thuit bean-na-bainnse 'na glag air an ùrlar, an neul. Stad an ceòl. Bha tosd am measg na cuideachd. Bha gach aon a' sealltainn air a chéile. Bha 'n sùilean a' bruidhinn ged nach robh am beòil, 's ag ràdh gur e tannasg Iain bhàin a bha 'n sud gu 'n teagamh.

Chaidh Màiri òg a thogail am mach do sheòmar eile, is nuair a chaidh i na b' fhèarr, chuimhnich i air na facail mu dheireadh thuirt Iain bàn rithe mu 'n do dhealaich iad: " Ma chluinneas tu, oidhch' éiginn fhathast, ''S leam féin an gleann,' 's tu gun bhi pòsda, ruigidh tu mise mar a b' àbhaist."

Dh' iarr i dol tacan beag am muigh; agus, aon uair 's gu 'n d' fhuair i a cas thar clach-an-doruis, cha chumadh Caoilte na Féinne ruith rithe gus an d' ràinig i Iain. An déigh dhaibh fàilte 's furan a chur air a chéile, chaidh iad, gualainn ri gualainn, gus an tigh mhór, 's mar sin do bhroilleach na cuideachd. Cha robh neach a bha stigh nach robh mar gu 'n tigeadh boinne fala 'na bheul le mór ionghnadh. Rinn a' mhór chuideachd gàirdeachas is fleadhachas ri Iain bàn. Ach chnuas Fear a' Ghlinne rud éiginn. Bha e 'na shuidhe an cathair 's e 'g altrum fheirg, 's aghaidh mar an iarmailt mu 'm

briseadh i mach gu stoirm. Ach thàinig Iain bàn lom is dìreach far an robh e, agus, ars esan: "'S tric a chluich mise ''S leam féin an gleann' nuair bu leat-s' e; ach an nochd chluich mi e mar nach do chluich mi riamh roimhe e; oir, 's leam féin an Gleann." Leis a sin a ràdh, thug e mach còirichean a' ghlinne á sporan an fhéilidh.

Chuir so an ceòl feadh na fìdhle is chaidh a' bhanais a chur ma sgaoil; ach an ceann beagan ùine bha banais eile 'sa ghleann. Phòs Iain bàn is Màiri òg; agus 's iomadh latha fada toilichte thug iad an Gleann-a'-chaorainn. Thog iad teaghlach mór, eireachdail ann, agus tha pàirt de 'n sliochd beò, slàn feadh an t-saoghail an diugh fathast, na 'm biodh fios c' àite 'm bheil iad.

# ÀM TOGAIL NAN CREACH.

TURUS a bha mi 'san Eilean Mhuileach, iomadh bliadhn' air ais a nis, bha mi aon latha sràidimeachd feadh nan cnoc 's nan glac, 's a' gabhail seallaidh mu 'n cuairt orm, air a' chuan mhór 's air an tìr uile. Bha a' ghrian bhlàth cur neart anns gach lus 's gach flùran a bha 'nam mìltean a' cur maise air cleòca sròlach, gorm an t-samhraidh, leis an robh an tìr uile air a deagh chòmhdach bho mhullach beinne gu srath. Sheas mi air mullach cnuic àird an sin, bho 'n robh sealladh cho ait 's air an do dhearc sùil duine riamh. Bha 'n cuan an iar mar mhias mhór airgid sgaoilte mu 'm choinnimh cho fad 's a ruigeadh mo shealladh; speur gun smal a' cur cearcall gorm mu 'n cuairt air, 's e cho sàmhach ri leanabh 'na chadal. Bha Stafa, 's am Baca, 's Lunga, 's Tir-iodh, 's Colla; mar chlachan luachmhor ann am bràiste airgid; agus far an robh an speur 's an cuan a' coinneachadh, mar gu 'm biodh iad a' pògadh a chéile. Air an dàrna làimh, bha 'n Sgeir Mhór 's an Dubh-tutach, le 'n tighean-soluis, nach robh a' sealltuinn, anns an astar, na bu mhotha na coinnleirean. Air an làimh eile, bha Diùra le

'bheanntan corrach 'gan sìneadh fhéin suas gu ruig an speur; Colosa ìosal an fheòir; 's air a chùl an Roinn-Ileach sìnte mach 'sa chuan mar amhach geòidh air iteig. Gu h-ìosal fotham air an t-sliabh, bha meanbh chrodh, 's treud diubh ag ionaltradh air an fhraoch, agus seann duine, le bhata cromagach 'gam buachailleachd. Theirinn mi 'n leathad air son uair a chur seachad an cuideachd a chéile. Shuidh mi làimh ris, 's ghabh mi a sgeul.

"An cìobair sibh?" arsa mise.

"An dà," ars esan, "'s cìobair an dràsd mi co-dhiùbh; ach chuir mi seachad na deich bliadhna fichead a b' fhèarr de mo shaoghal air fairge. Cha 'n 'eil cèarn de 'n t-saoghal nach do shiubhail mi; 's tha mi nis a' cur nan làithean mu dheireadh de mo bheatha seachad far an do chuir mi seachad na ceud làithean."

Chunnaic mi gu 'n do thachair companach fiosrach, eòlach, bruidhneach orm; agus bho 'n bha sinn 'nar suidhe, mar tha 'n sgeulaiche ag ràdh "ri cùl gaoithe 's ri aodann gréine," rinn mi suas m' inntinn greis thaitneach bhi agam còmhla ris.

"An dà, ma tà," arsa mise ris, "nach iomadh sealladh neònach a chunna' sibh; agus cunnart mór a ruith sibh 'nur latha?"

"'S iomadh," ars esan; "ach an creid sibh so, gur h-ann a'm dhùthaich fhéin, agus mu 'n

d' fhàg mi riamh i, a ruith mi 'n cunnart bu mhotha ruith mi riamh. Ma tha ùin' agaibh, ìnnsidh mi naidheachd iongantach dhuibh."

"Bidh mi ro-thoileach," arsa mise; "'s fhiach naidheachd mhaith éisdeachd agus fuireach rithe."

Thuig mi air gnùis an duine gu 'n robh rud-eiginn taitneach aige r' a ìnnseadh, agus an tiotan bha e 'na ghleus. Chuir e cutag dhubh phìoba 'na bheul; thug a' chuach-theine sgread air an spor, 's nuair tharruing e ceò as a' chutaig, dh' aithris e sgeul cho neònach 's a chuala mi riamh idir; agus so agaibh e facal air an fhacal:—

"Nuair bha mis' a'm ghill' òg," ars esan, "bha e 'na chleachdadh againn daonnan dol tràth 'san Earrach a shealg a' choilich-dhuibh do 'n choille. Aig an àm shònruichte so de 'n bhliadhna, tha sibh a' tuigsinn, tha e 'na ghnè anns a' choileach-dhubh cruinneachadh 'nam ficheadan, aig bad sònruichte aig oir na coille gu cath an àm suiridhe na circe; agus an coileach a choisinneas an cath, gheibh e seilbh air a' chirc. 'S e sin fàgail nadurra 'n eòin. 'S an uair tha iad a' cruinneachadh mar so 'nan aon tòrr, tha cothrom sònruichte aig an t-sealgair orra. Air latha sònruichte, ma tà, rinn mi-fhìn agus companach domh suas r' a chéile dol a Dhùn-dubh a shealg a' choilich mar b' àbhaist. A nis, tha 'n Dùn astar mór as a so; agus bha

againn ri falbh oidhche roimh 'n àm, agus cur suas ann an àirigh gu maduinn. Thàinig an latha, agus deagh latha, cuideachd, an déigh greis de shìde ghairbh. Bha làithean roimhe sud mar gu 'm biodh an t-earrach òg, mear, neartmhor an déigh buaidh fhaotainn an gleachd gharbh air a' gheamhradh fhann. Bha neòil mhóra, throma, dhubha, a' snàmh gu socrach anns na speuran; agus iad, mar gu 'm b'eadh, sgìth, claoidhte leis an strìth. Bha ghrian mhùgach air siaradh gu maith nuair a dh' fhàg mise an tigh, agus a casan-carbaid a' spùtadh a soluis air gach cnoc, 's mi air an rathad troimh 'n mhonadh gharbh. Bha mi cumail sùl gheur air gach taobh dhiom, is romham is a'm dhéigh air son Mhurchaidh; ach alt dheth cha robh r' a fhaicinn. Bha mi 'n dòchas maith dh' fhaoidteadh gu 'm biodh e romham 'san àirigh; oir, creidibh, gu 'n robh seòrsa de dh' fhiamh orm mi bhi 'm aonar an gleann dubh, dorcha, fàsail, uaigneach, fad oidhch' earraich.

"Coma leibh na co-dhiùbh, ràinig mi 'n gleann an tuiteam na h-oidhche. Cha robh duine romham. B' e sud an àrach fhuar, gun aoidh; ach thog mi teine, 's an uair a bhoillsg e mach, thog mo mhisneach mar an ceudna. Chuir mi seachad pàirt de 'n oidhche ri iasgaireachd, tarruing am mach luaidhe, 's a' gearradh chuifeinean; ach Murachadh cha d' thàinig.

Shuidh mi taobh an teine; phaisg mi mo làmhan, 's leig mi mo smig air m' uchd, chum greis de shocair a ghabhail; agus, co-dhiùbh 's e tuiteam an dùsal cadail a rinn mi, no ciod è, thachair rud cho neònach 's a chuala duine riamh. Agus a chionn 's gu 'm b' e bu reusan 's gu 'n d' thàinig mi troimh 'n chunnart as an d' thàinig mi 'n oidhche ud, ìnnsidh mi mar a bha.

"Bha leam, ma tà, gu 'n cuala mi casad, 's ciod è ach gu 'n do shaoil mi gu 'm b' e Murachadh a bh' ann; ach có choisich a steach ach seann duine mór, liath. Chuir e ionghnadh mór orm a leithid de sheann duine a bhi 'na leithid de dh' àit' iomalach aig a leithid de dh' àm de 'n oidhche. Ach co-dhiùbh, thug mi cuireadh a steach dha. Thàinig e air aghaidh 's shuidh e mu 'm choinnimh gun aon diog a ràdh, ach a' suathadh a bhas 's a' sealltuinn orm 'san dà shùil.

"'Tha i fuar,' arsa mise.

"'Tha i car fuar,' ars esan.

"'Cha 'n 'eil a so ach àite gu maith iomalach. Tha fios gur e an rathad a chall a rinn sibh,' arsa mise.

"'O! cha 'n è,' ars esan. 'Thàinig mi far an robh thu fhéin, dìreach; oir bha turus beag agam riut.'

"Chuir sud ionghnadh na bu mhò air fad

orm : duine nach faca mi riamh roimhe ; agus ciod è fios a bh' aige gu 'n robh mi 'n Dùn-dubh an oidhch' ud ?

" ' Cha 'n 'eil dùil agam gu 'm faca mi riamh sibh,' arsa mise. ' Có sibh, mur a mìobhail a' cheisd i ? '

" ' Cha 'n eadh,' ars esan. ' An cual thu riamh iomradh air Seumas Bàn a bha 'n Tìr-eargain ? '

" ' Iomadh uair sin,' arsa mise. ' Pìobair cho maith 's a bha 'm Muile 'na latha. 'S an sibhse Seumas Bàn, pìobaire mór Thìr-eargain ? '

" ' Cha mhi,' ars esan ; ' ach 's mi mhac. 'S e pìobaire bha 'm athair-sa, mar tha thu 'g ràdh ; agus 's e sin a thug far am bheil thusa nochd mi.'

" ' B' e sud ionghnadh bu mhò air fad. Chuimhnich mi gu 'n deach Seumas Bàn 's a theaghlach do dh' America fad mu 'n do rugadh mise, 's ciod è air an t-saoghal an turus a b' urrainn a bhi aig an duine neònach so riumsa ? Cuin a thill e á America ? no ciod è coimh-cheangal a bh' aig pìobaireachd athar riumsa ? Ach leig mi leis gabhail air aghaidh.

" ' Bha port pìobaireachd aige cho loinneil 's a chaidh a chluich riamh air pìob ; 's cha 'n 'eil duine beò an diugh aig am bheil e. 'S e fear de Chloinn-ic-Artair Ulubha 'rinn e ; 's bha toil agam gu 'n sgrìobhadh tus' e.'

"'Bidh mi glé thoileach,' arsa mise; 'canntairichibh e.'

"'Cha leig mi leas,' ars esan; 'tha feadan agam an so;' 's leis na facail a ràdh tharruing e nuas feadan caol, dubh gu maith sean, a muinichill a chòta. 'Nis,' ars esan, 'cluichidh mi 'n toiseach 'na phìosan e gus an tuig thu mar tha e dol.'

"Thòisich e agus meur bu ghloine air feadan cha chuala mise riamh.

"'Sud agad an t-ùrlar,' ars esan; agus an ceann greis: 'Sud agad an siubhal;' 's a rithis, 'an siubhal sleamhainn;' 'an taor-lùth;' 's mar sin air aghaidh, a h-uile pìos de 'n phort gu ruig an crunn-lùth breabach.

"'Cluichidh mi nis e bho thoiseach gu dheireadh gun stad,' ars esan.

"Rinn e sud, agus chuala mise ceòl an uair sin nach cuala mi riamh roimhe, no as a dhéigh, a leithid. Bha leam gu 'n robh mi faicinn na dùthcha fo sgeadachadh gorm an t-samhraidh, 's a' cluinntinn nan eun a' ceilearadh 'sna speuran. Bha 'n crodh a' langanaich 's na laoigh a' geumnaich. Bha 'n uair eile, armailt a' tighinn an coinnimh armailt. Sgread aig claidheamh air claidheamh, agus teine geal a' tighinn á stailinn ghuirm. Bha rithis na beanntan fo chleòca dubh na stoirm agus tein-adhair 's tairneineach a' reubadh nan neul. Ach sguir an ceòl. Chuir

an seann duine làmh air gach glùn 's tharruing e anail.

" 'Sin agad, a nis, am port,' ars esan ; 'agus cha 'n 'eil duine beò 'n diugh a chluicheas e.'

" Nuair thug sinn mionaid no dhà 'bruidhinn, leum e gu grad air an ùrlar.

" 'Tha 'n t-àm agamsa nis falbh,' ars esan ; 'oidhche mhaith leat.' 'S am mach ghabh e 'na fhìor chabhaig.

" Ghlaodh mi 'na dhéigh : 'Ciod è an t-ainm th' air a' phort, a dhuine ?'

" 'Fuaim nan tonn,' ars esan, 's e fàgail mo sheallaidh 'san dorchadas.

" An còrr cha 'n fhaca 's cha chuala mi. Bha mi mar gu 'n togadh sgleò bhàrr mo shùl. Sheall mi mu 'n cuairt a' bhothain ; ach cha robh agam ach mi fhéin. Bha 'n teine air tuiteam 's gu dol as ; ach cha d' fhairich mi 'n ùine dol seachad. Sheas mi 'san dorus, ach cha robh creutair r' a fhaicinn no r' a chluinntinn, ach a' ghaoth ag osnaich 's a' siubhal gu fann bho chraoibh gu craoibh 's a' crathadh nan geugan loma. Bha torman trom na h-aibhne gu h-ìosal 'sa ghleann, 's i siubhal gu lùbach am measg nan clach gu cladach. An còrr cha robh r' a chluinntinn. Bha an grioglachan air dol an iar, 's an crann-arair gu car a chur, ag innseadh gu 'n robh e na b' fhaide 'san oidhche na shaoil mise. Cha d' thàinig Murchadh ; 's chuir mi romham

nach fhanainn na b' fhaide 'sa bhothan; 's air falbh gu 'n ghabh mi.

"Thug mi orm gu àiridh eile a bha mu mhìle bhuam, an earalas nach do thuig sinn a chéile, agus gur h-ann oirre so thug esan aghaidh. 'S a nis, 's ann air a so a thogadh mo sgeul.

"Chunnaic mi gu 'n robh solus dreòsach 'sa bhothan, agus thog mo chridhe. Chaidh mi steach; ach cha robh duine romham. Sheas mi greis 'san dorus, agus dh' éisd mi; oir bha fios agam nach b' urrainn Murchadh a bhi fad as. Chuala mi monmhur bruidhne tighinn a nìos am bruthach, is thuirt mi rium fhéin gu 'n robh tuilleadh 's e fhéin le Murchadh; agus creidibh gu 'n robh mi toilichte, an déigh mar a dh' innis mi cheana. Rinn mi gu dol am falach fo thòrr fraoich a bha 'n oisinn a' bhothain, a chum eagal a chur air na fir an uair a shuidheadh iad greis mu 'n chagailt. Ach, fheara 's a ghràidh! An uair a thog mise am fraoch, có bha 'na laighe fodha, 's a cheithir chaoil ceangailte, ach Murchadh!

"'Ciod è air an talamh tha so?' arsa mise, bodhar, balbh le ionghnadh.

"'Iain bhàin, eudail,' arsa Murchadh bochd; 'an d' thàinig thu mu dheireadh? Sàbhail mo bheatha."

"Thuig mi chùis 'sa mhionaid. Thug mi mach a' chorc mhór, ach ma 's d' fhuair mi

Murchadh a leigeil fa sgaoil, bha na robairean gu bhi stigh.

"'Tilg thu fhéin thairis orm cho luath 's a rinn thu riamh,' arsa Murchadh; agus am prioba na sùla bha mi fo 'n fhraoch. Thàinig triùir fhear móra stigh.

"'Nis,' arsa fear dhiubh, 'bidh an sgeir bhuidhe air lìonadh an tiota, 's feumaidh sinn a bhi sgiobalt, 's an treud fhaotainn air bòrd mu 'n gann a bhitheas a' ghealach os cionn Bhuirg.'

"'Agus a bhi thar na Linne leathainn ma 's ionndrainn na Muilich an cuid treud,' arsa fear eile.

"'Agus gach poit an Cille-Chatain a' plubail a' bruicheadh maragan muilt mhóra Rois ma 's ionndrainn nighean bodaich chòir air choir-eiginn a leannan, ha! ha! ha!'

"'Bidh luirgean muilt air gach dùnan an Collasaidh mu choinnimh a h-uile h-òrdaig Chollasaich a chaidh fhàgail air tràigh Phort-Bheathain. Ha-ha-a-a—' ars an treas fear.

> "'S mac Iain Ghìorr á Muile,
> Ghoid e mo chuid chaorach uile;
> Ghoid e do phiuthar 's do mhàthair,
> 'S mus fàg e, gu'n goid e tuilleadh.'

'Ach tha car eile an adharc an daimh an nochd,' ars a' cheud fhear. 'Ach tha an ùine dol seachad, fheara, agus—

**'Trom, trom, os do chionn, a chailleach,**
**Ciod è éirig an fhir a tha 'na laighe?'**

"'Tha nach till e dhachaidh a dh' ìnnseadh an ath sgeòil.'

"'S bha iad mar sin gu sunndach a' toirt am mach binn béatha Mhurchaidh; agus sinne le chéile cho sàmhach ris an luch fo spòg a' chait. Bha fallus-fuar an eagail a' brùchdadh tromhainn, 's cha robh ionghnadh ann. Ach bha a' chorc mhór fosgailte 'nam làimh, deas, an uair a thogadh iad am fraoch; ach mar a bha 'm fortan an dàn duinn le chéile, chaidh iad uile mach; agus, ann am prioba na sùla, bha mi air mo bhonn. Leig mi Murchadh fa sgaoil; agus am mach gu 'n ghabh sinn 'nar dearg leum. Bha fios againn gu 'm biodh am bàta aig Tràigh-gheal; agus chuir sinn romhainn an gad a ghoid a chum 's nach b' urrainn daibh an t-iasg a thoirt leotha.

"Ràinig sinn an cladach, 's mar a thubhairt b' fhìor. Bha 'm bàta mór air acair pìos am mach bho 'n chreig, 's a' gheòla an cois na tuinne. Leum sinn innte, 's an uair a ràinig sinn an té mhór, chuir fear a nuas a cheann as an toll-thoisich.

"'An d' thàinig sibh?' ars esan.

"B' e 'm freagradh a fhuair e: dòrnag an ràimh 'san uchd, 's thuit e a' crathadh a chas air clàr-uachdair a' bhàta.

"'Ciod è 'm mi-fhortan mór a tha so, no ciod è idir a tha 'nur beachd?' ars a chompanach.

"Ach fhuair esan cuideachd a' cheart chòmhdhail agus a' cheart leabaidh. Cha robh an còrr air bòrd, agus mhaoidh sinn an cinn 's an amhaichean air na fir mur a biodh iad sàmhach. An àm cur rithe a h-aodaich chuala sinn càch 'nan sradaichean anns a' chladach; agus anns a' mhionaid cha robh fear nach robh a' toirt seachad dusan òrdugh, muin air mhuin, d' an companaich 'sa bhàta, 's iad gun fhios gu 'n deachaidh 'car eile an adhairc an daimh.'

"'Leigibh a nall a' gheòla, a ghalaidean. Feumaidh sinn bhi as 'sa mhionaid, no bidh na Rosaich air ar muin gun dàil. Na togaibh an acair an dràsda gus am faigh sinn air bòrd. An cluinn sibh? A chlann an uilc, ciod è tha 'nur beachd? A dhà chealgair! Am bheil sibh an dùil ar brath? Cha toir fear agaibh sgrìach ri mhaireann, ach sinne dh' fhaotainn air bòrd.'

"'Maduinn mhaith leibh, fheara; 's gu 'm bu slàn a théid maragan muilt mhóra Rois dhuibh—na gheibh sibh dhiubh—' arsa Murchadh. Leig sud an cat as a' phoca, 's mar gu 'n tuigeadh iad a' chùis, bha iad 'sa mhionaid cho sàmhach ris na mairbh 'san uaigh. Cha chuala sinn diog tuilleadh, 's sheòl sinn gu ciùin, bòidheach sìos taobh a' chladaich air an t-slighe gu Caol Ithe. Ach an uair a bha sinn m

choinnimh beul fadhail eilean Earaite thall an sud, chuala sinn iomram, 's ciod è bha gu bhi againn ach sgoth mhór, dhubh. Am mach a thug sinn anns a' gheòla, 's am mach a thug iadsan as ar déigh. Bha iad 'gar toirt a steach a lìon beag is beag. Rinn sinn dìreach air an fhadhail, am beachd, an uair a ruigeamaid an tanalachd gu 'm faigheamaid as orra. Fad chóig mionaidean bha "beir, cha bheir" aca oirnn. Bha sinn a' guidhe gu 'm buaileadh iad an grunnd; ach bha barrachd uisge ann na shaoil sinn. Fhuair iad mu dheireadh suas ruinn. Leum am fear a bh' air an ràmh thoisich a bhreith air dheireadh air a' gheòla, 's shaoil sinn gu 'n robh sinn réidh; ach dh' iomair sinn oirnn gu sgairteil, 's mu 'n d' rinn e gréim thug druim na sgotha duibhe sgread air a' ghainmhich, agus bu bhinn leam am fuaim. Fhuair sinn as gu maith caol.

"Sin agaibh, a nis, an cunnart bu mhotha anns an deachaidh mise riamh, a h-uile taobh a thug mi; agus 's iomadh taobh sin.

"Ach mu dheighinn an t-seann duine a thug còmhdhail 'sa bhothan, cha 'n urrainn domh bhreithneachadh có no dé bh' ann. Theireadh cuid gu 'm bu tannasg a bh' ann; cuid gu 'm bu shìthiche e; agus cuid eile gu 'm b' fheudar gu 'n do thuit mi 'm chadal, 's gu 'n do bhruadair mi an ni. Ach coma co dhiùbh cha do dhì-

chuimhnich mi riamh am port. So agaibh mar a tha e dol"—agus channtairich mo charaid a h-uile car dheth, 's e cluich a mheuran air a' bhata.

Dh' fhàg sinn an sin là maith aig a chéile, agus ghabh gach fear againn a rathad fhéin. Ach an uair a bha mi 'g imeachd troimh 'n raon leam fhéin cha b' urrainn domh gun bhi smaointeachadh air sgeul an t-seann duine, agus gu seachd sònraichte air a' phìobaireachd a thug cho fada air chall.

# CALUM AN ÒIR.*

O CHIONN móran bhliadhnachan bha duine an I-Chalum-chille ris an abradh Calum an òir. Fhuair Calum an t-ainm urramach so troimh dhriodart glé neònach troimh an d' thàinig e aig aon àm de bheatha.

Ri linn Calum an òir bha cor muinntir Ithe tur eadar-dhealaichte ris mar tha e an diugh. Bha iad, mar bha chuid bu mhotha de 'n Ghaidhealtachd anns an àm, a' tighinn beò air toradh a' ghruinnd—is cha bu dona 'n tighinn beò sin a réir coltais. Cha robh iad riamh gun gu leòir de bhiadh 's de dh' aodach de 'n t-seòrsa bh' ann ; is ged nach robh sin, maith dh' fhaoid-teadh, cho rìomhach ris mar tha sinn cleachdte 'n diugh, bha na fir 's na mnathan na bu bhrèagha, 's na b' fhallaine, 's na b' fhoghaintiche na tha iad an diugh.

An déigh crìoch a chur air an àiteach, deireadh an earraich, bha aig muinntir Ithe ri mòine na bliadhna bhuain am blàir an Rois ; agus bha sin 'na aon ùbraid agus saothair a th' air a' caomhnadh do 'n linn a th' ann an diugh.

---

* Le cead A' Chomuinn Ghaidhealaich.

Mu 'm faigheadh iad a' mhòine air a h-aiseag 's air a cur an cruaich aig ceann an tighe, bha àm an iasgaich a' tighinn orra, 's cha bhiodh bàta 'san eilean nach biodh a' dol do 'n chuan bho mhoch gu dubh.

Aig an àm so, ma tà, chaidh Calum an òir, mar bu ghnàth, agus dà choimhearsnach da, dh' iasgach air latha sònruichte. Cha robh a' ghrian ach air éirigh thar cnuic Mhuile nuair a thog iad am mach á Pollarainn. Bha a' mhaduinn ciùin, bòidheach, gun deò á adhar, is badan mìn, geal ceò air mullach gach cnuic. Bha 'n cuan mór mar ghloine, 's gach seòrsa eun 'nan ceudan a' tional an lòin air an uisge, 's a' ràcail 's a' ceileireadh air uchd gach lùinn mhaoil, fhada, ghuirm.

An déigh iomadh buille ràimh, ràinig na fir an t-àit' iasgaich air a' Ghual-mhóir. Chaidh fear a dh' fhannadh is dithis a dh' iasgach ; is cha b' fhada gus an cluinnteadh srann no sgrìoban ri beul-mór a' bhàta, is truisg reachd-mhór a' toirt breab le 'n earbuill an àm fàgail na fairge, 's an sin ag iomairt 'san taoim.

Mu mheadhon-là, thuirling ceò trom, tiugh a nuas air a' chuan ; is nuair a sgaoil e air falbh mu fheasgar, ciod è chunnaic na h-iasgairean, astar math air falbh uapa, ach long mhór fo a làn-cuid-sheòl. Cha robh a' ghaoth ach fann ; ach, leis a' bheagan a bh' ann, rinn i nuas

orrasan. Shaoil na fir gu 'm b' ann a' tighinn a cheannach éisg a bha i; oir thàinig i cho dlùth 's gur gann nach robh a h-ùrluinn bhrèagha os cionn a' bhàta bhig mu 'n do chuir i 'n ceann. Chrathadh siùil mhóra, bhaidealach, gheala, 's mu 'n gann a thòisich iad air crathadh anns a' ghaoith, ghlaodh an sgiobair gu 'n do chaill iad an cùrsa, is na 'n tigeadh a h-aon aca air bòrd mar fhear-iùil gus am faigheadh an long air ceann dìreach na slighe, gu 'm biodh e air a dheagh phàigheadh.

B' e Calum an aon fhear de 'n triùir a labhradh Beurla, agus air bòrd bha e an tiotan; is cha 'n 'eil teagamh nach robh e 'na ionghnadh mór do 'n sgioba Ghallda, le fheileadh beag sgiobalt agus boineid leathann, ghorm.

Chaidh an sgoth a thoirt an tobha, is thug an long a h-aghaidh air a' chuan t-siar, is Calum 'na sheasamh gu spaideil ri guala fear-na-stiùr-ach. Nuair a thog iad am mach gu math ri guala na Sgeire-móire, eadar sin 's an Dubh-Hirteach, dh' iarr Calum a chur air bòrd na sgoithe, bho nach robh an còrr feum air. Ach, air bòrd na sgoithe cha 'n fhaigheadh e. An àite sin 's ann a chaidh an tobha ghearradh 's an sgoth a leigeil ma sgaoil.

Bheòthaich a' ghaoth, is thug an long sìnt-eagan sunndach air falbh, Ma thug, thug an sgoth dhubh as a déigh cho math 's a dhèanadh

dà ràmh dharaich e, agus dithis sgairteil air an cùl. Fhuair an long làn a cròic giobuill de ghaoith fhallain o 'n tuath, 's am mach thug i mar earba 's na mial-choin sheang 'na déigh. Mu dheireadh, nuair nach fhaiceadh na fir a bha 'san sgothaich a siùil àrda ach mar lon-dubh an aodann nan speur, thill iad.

Bha a' ghrian an àird an adhar an là màireach mu 'n do ràinig iad I, is bha 'n càirdean uile rompa aig cladach. Dh' innis iad mar a dh'éirich dhaibh, agus bu mhór bròn bean Chaluim, a bh' air a fàgail air ceann teaghlaich òig, bhig, laig. Cha robh cor Chaluim fhéin dad na b' fhèarr, ach mòran na bu mhiosa, a' cuimhneachadh air a mhnaoi 's air a theaghlach bheag, bho 'n deach a sgobadh air falbh cho eucoireach. Fhuair e fìor dhroch uisneachadh bho sgioba na luinge; a chionn, ged bha e 'na dhuine làidir, foghainteach, deas, fuasgailteach, bu bheag a chuid am measg na bhiodh 'na aghaidh na 'm biodh e cho gòrach 's gu 'n tionndaidh e orra 'na aonar. Cha robh aige, leis a sin, ach cur suas leis a h-uile mì-mhodh a bha e a' faotainn, agus a bhi tighinn beò an dòchas gu 'm faigheadh e latha féin air pàirt aca, uaireiginn.

Latha gheibheadh e biadh is lath' eile nach fhaigheadh; is aig àm cadail, cha robh aige ach bhi sealltainn am mach air son cùil air choireiginn air clàr-uachdair na luinge. Bha aon

rud 'na fhàbhor: gu 'n robh an t-sìd blàth; is cha b' i cuid na h-oidhche bu mhiosa idir de 'n chùis.

An déigh bhi faisg air mìos aig fairge, thog iad fearann; agus, an ùine gun bhi fada, thilgeadh an acair am mach anns an abhainn air am bheil am baile mór Eabharc-nuadh a' togail a stiobull àrda. An tiota chaidh a' gheóla chur am mach, agus chaidh Calum a thilgeadh air a' cheatha mar gu 'm biodh ann cù gun mhaighstir, gun chuid, gun chuideachd, gun bhiadh, gun airgead, gun dòigh no ìnnleachd air tighinn beò; agus, rud bu ghoirte air fad, gun dùil a dhùthaich fhéin no a chuideachd fhaicinn gu bràth. Ach bha e toilichte gu 'n d' fhuair e bheò air tìr: rud ris nach robh mòran dùil aige aon uair.

Coma leibh no co-dhiùbh, thug e greis a' sràidimeachd air ais 's air aghaidh air a' cheatha, a' gabhail ionghnaidh de gach nì no neach a bha e a' faicinn; agus gach neach a bha 'ga fhaicinn-san a' gabhail ionghnaidh mòran bu mhotha deth.

Bha gille òg an sin a' gabhail sràid rathad a' cheatha, is ghabh e ionghnadh mór de 'n duine neònach so—no, maith dh' fhaoidteadh, mu 'n aodach neònach a bh' air an duine. Bha 'n gille so 'na chléireach an tigh-gnothuich mór anns a' bhaile, is thachair gu 'n d' innis e

d'a mhaighstir mu'n duine iongantach a chunnaic e air a' cheatha.

Tha e coltach gu 'm bu Ghaidheal a mhaighstir, agus thuig e air naigheachd a' ghille gu 'm bu Ghaidheal an coigreach cuideachd.

"'S fhèarr dhuit," ars esan, "dol sìos gu 'n cheatha rithis agus a ràdh ris an duine sin gu 'm bheil mise 'ga iarraidh."

Dh' fhalbh an cléireach, agus cha b' fhada gus an do thill e féin agus Calum. Chuir an duin'-uasal fàilte chridheil air Calum, an Gàidhlig, agus dh' fhàs e bodhar, dall ri cluinntinn cànain a dhùthcha an tìr chéin. Thug an duin'-uasal a stigh e d'a sheòmar dìomhair fhéin. Dh'innis Calum a naigheachd dha; agus, an uair a chual an duin'-uasal mu 'n liodairt bhrùideil a fhuair e bho sgioba an t-soithich, chuir e 'n cléireach le litir dh' ionnsuidh an sgiobair.

A nis, b' e 'n duin'-uasal so fear-gnothuich cho àrd inbhe 's a bha 'sa bhaile air fad; agus an uair a leugh an sgiobair a litir, cha bu ruith ach leum leis a dhol an cuideachd leithid de dhuin' urramach. Sgeadaich 'se e-féin anns an aodach a b' fhèarr a bh' aige; agus air tìr bha e 'sa mhionaid anns a' gheòlaich. Ràinig e an t-aitreabh bhrèagha anns an robh tigh-sgrìobhaidh an duin'-uasail. Chaidh e stigh gu simplidh, stòlda, 's a cheann-aodach 'na làimh; ach cha deach ach fàilte fhuar, choimheach a chur air

leis an duin'-uasal cheannardach, àrdanach, uaibhreach so a bha cho ainmeil 'sa bhaile, 's air an cual e iomradh cho tric. Bhuail rud-eiginn 'na inntinn 'sa mhionaid, agus rinn e seòrsa tuigsinn gu 'n d' thug e, air a cheann mu dheireadh, duibh-leum am beul an leóghainn.

Ach, co-dhiùbh, nuair a thug e fhéin 's an duin'-uasail greis a' bruidhinn, chaidh Calum a thoirt an làthair. Bha sud dìreach cho math r' a bharail; agus thuig e gu 'n robh e 'n gréim. Thàinig fallus fuar air, agus crith a thug air a' chathair a bha fodha bhi dìosganaich.

"Am fac thu 'n duine so roimhe?" ars an duin'-uasal, 's e tomhadh ri Calum.

"Ho, hó, 's mi chunnaic!" ars an sgiobair, 's e gabhail air fiughair mhór a dhèanamh ri Calum. Ach bha Calum an tràth-s' air a neo-ar-thaing. Sheas e m'a choinneamh cho dìreach ri luachair, a dhà làimh paisgte air uchd, agus cocadh 'na cheann, cho àrdanach, uaibhreach ri fiadh cabrach nam beann.

"So an duine còir a thug mi mar fhear-iùil á Albainn," ars esan; "agus cha robh droch fheum agam air, cuideachd."

"Cha robh, tha mi a' tuigsinn," ars an duin'-uasal; "agus phàigh thu gu math e, cuideachd."

"An dà, cha do phàigh mi fhathast e; ach pàighidh mi e air a shon sin," ars an sgiobair.

"Tha e coltach gu 'n robh thu 'm beachd

a phàigheadh gu math nuair a thilg thu air tìr air a' cheath e, mar gu 'm biodh cù, gun bhiadh, gun airgead," ars an duin'-uasal; "ach 's e mar a bhitheas: pàighidh tu e 'nam làthair-sa, an ceartair, mu 'm fàg thu làrach nam bonn."

"An dà," ars an sgiobair, 's e feuchainn a h-uile pòca bh' air, an seòrsa breislich, "tha mi duilich nach 'eil sgillinn air mo shiubhal an ceartair; ach théid mi air bòrd na luinge agus gheibh mi 'n t-airgead."

"Cha 'n ann mar sin a bhitheas, le d' cead," ars an duin'-uasal; ach suidhidh tu aig a' chrìn-lein so agus sgrìobhaidh tu litir gu d' àrd òifigeach air an luing, agus their thu ris trì pocannan òir a chur air tìr; agus fanaidh tu fhéin an so gus an tig fios-freagairt na litreach."

'S ann mar sud a bha. Dh' éirich an sgiobair gu crùbach, gagach, air oiribh a chas, mu 'n d' thubhairt iad, agus chuir e sìos air paipear an aon seanchas a b' aimhliche sgrìobh e riamh 'na bheatha. Fhad 's a bha e sgrìobhadh, na 'n toireadh e dhà dheud bho chéile bhiodh fhiaclan a' snaganaich; is na 'n leigeadh e chudtrom air an dàrna cois, bhiodh sàil na té eile a' cnagail air an ùrlar. Cha 'n 'eil teagamh nach robh dùil aige gur ann air tàilleamh an truaghain a thog e cùl Ithe, agus air an robh e cho tàireil, a fhuair e féin an aon tàir bu mhotha sheas e riamh, gun dòigh no ìnnleachd air tighinn

bhuaithe, ach a bhi cho sìobhalta ri luch fo ladhar a' chait. Ach, coma leat no co-dhiùbh, chuir e crìoch èiginneach air an litir.

Chaidh an cléireach agus bàta cheithir ràmh a chur leatha dh' ionnsuidh an t-soithich, is cha b' fhada gus an do thill leis an òr. Chaidh na bh' anns na trì pocannan a dhòrtadh air a' bhòrd, agus an tòrr a thaomadh anns an aon fhear bu mhotha. Chaidh an t-ultach a shìneadh do Chalum an làthair an sgiobair. Bha 'n sgiobair a' gabhail air a bhi fuathasach toilichte, ged nach robh e duilich fhaicinn gu 'n cagnadh e iarunn fuar fo fhiaclan.

"Cha d' fhuair Calum bochd ach an rud a choisinn e; agus math leam-sa aig e," ars esan; "tha mi dol a sheòladh gu Cluaidh an ceann latha no dhà agus, ma thoilicheas Calum, bheir mi dha 'n t-aiseag a nasgaidh."

"An dà," ars an duin'-uasal, 's e 'ga fhreagradh facal air an fhacal; "cha d' fhuair thus' ach an rud a choisinn thu, cuideachd; agus tha mi cinnteach gur math le Calum agad e; agus a thaobh an aiseag do dh' Albainn, tha mi 'n dùil gu 'm bheil e cho math do Chalum a bhàt' aiseig a thaghadh; agus ma nì e sin, seachnaidh e do thé-sa."

Dh' fhàg an sgiobair latha math aca air fad. Cha do gheill a ghnothuch leis cho math 's a bu mhath leis; is cha 'n 'eil teagamh, na 'n

d' fhuair e 'n lùib Chalum aon uair eile, nach toireadh e mach aichmeil air son an liodairt a fhuair e 'n lath' ud. Cha do thachair iad tuilleadh; is bha e cho math.

An ceann ùine bhig, fhuair Calum long a thug gu Grianaig e. Fhuair e bàta an Grianaig a thug dhà 'n t-aiseag gu Rudh-an-fhuarain am Muile. Choisich e troimh Mhuile gu Bail-Ithe, 's am poc air a mhuin, is ràinig e theintean féin gu sàbhailte, an déigh a bhi còrr agus bliadhna air falbh, 's gun dùil no sùil ris tuilleadh.

Tha e air a ràdh gu 'n robh làrach a' phoca air, 'na dhruim, riamh gus an latha 'n deach a cheann liath a leigeil ann an ùir a chuideachd an Rolaig Orain; agus gur ann mar sin a thàinig Calum an òir mar fhar-ainm air. Tha iomradh air an I an diugh fhathast, ged is iomadh gineal a thàinig 's a dh' fhalbh bho 'n là ud.

# DRIODFHORTAN EACHAINN SHEÒLADAIR.*

BHA oidhche fhada gheamhraidh ann. Bha 'n aon tigh-céilidh b' fhèarr 'san dùthaich, làn, 's iad 'nan suidhe mu 'n cuairt an teine a bh' air meadhon an ùrlair, a' cheud uair a thachair mi riamh air Eachann Seòladair.

Bha Eachann fhéin 'na shuidhe an cuaich shìomain, cutag dhubh 'na phluic an dara h-uair, 's e cagnadh badan-fraoich an uair eile, 's a theanga air shiubhal gu 'n stad, biodh a roghainn 'na bheul.

"Ciod è 'n cunnart bu mhotha troimh 'n d' thàinig mi?" ars esan, 's e freagairt h-aoin de na bha stigh.

"An dà, thuit mi uair bhàrr na slaite is chaidh beirsinn orm, 's mi dol fodha an treas uair. Chaidh mi uair eile air fuadach leis a' gheólaich, is bha dìreach an deò annam nuair a chaidh mo thogail an ceann trì làithean. Ach thàinig mi troimh chunnart bu mhotha na a h-aon diubh sin co-dhiùbh, a b' uamhasaiche leam féin 's a bu mhotha chuireadh de ghairisinn air fuil 's air feòil.

---

* Le cead A' Chomuinn Ghaidhealaich.

Shocraich se e féin 'sa chuaich shìomain, agus shnìomh e aig an aon àm naigheachd is sìoman cho math 's a chunnaic no chuala mi riamh. Agus so agaibh an naigheachd :—

"Dh' fhàg mi uair an sud Grianaig le bàta ris an abradh iad 'Anna Ghranndach'; is O, nach iomadh latha fada bhuaidh sud. Cha 'n 'eil mòran de na gillean a bha leam air an turus ud beò an diugh. B' e h-aon diubh, co-dhiùbh, Seumas Mac Phàruig, a bha 'n I, 's a tha nis an America, ma tha e beò. Sud an turus air an d' rinn e 'n t-òran ceutach sin : 'Ochòin, a chiall, gur cian bho 'n d' fhalbh sinn'"—is sheinn Eachann a' cheud rann deth.

"'Anns a' mhaduinn mhoich Di-ciadain
Thug sinn spògain as a' chriathraich,
'S fhuair an "Anna Ghranndach" srian leath'
'S i 'na deann a' fàgail Ghrianaig.'

"Sud mar tha e a' falbh. Ach, co-dhiùbh, ràinig sinn Demaràra 'san 'Anna Ghranndach' mar chirc air a spìonadh le an-shìde. Dh' fhàg mis' i an Demaràra; 's ma dh' fhàg, 's iomadh latha bha aithreachas orm. Rinn ceann aotrom, co-dhiùbh, rathad gu New Orleans; is cha b' ann gu rath.

"Chuir mi greis de 'n ùine seachad ag obair air rud no dhà feadh a' bhaile; 's an uair a chunnaic mi nach robh fortan r' a dhèanamh

anns a' mhionaid, thug mi m' aghaidh am mach an dùthaich. Bha 'n uair anabarrach teth. Bha a' ghrian a' tighinn dìreach as na speuran 's gu 'n saoileadh sibh gu 'n robh a gaithean a' dèanamh nead anns a' ghainmhich.

" Chuir mi, co-dhiùbh, greis de 'n ùine seachad an sud 's an so feadh nan tuathanach aig a h-uile seòrs' obair a bha dol. Ach aon latha sin, smaointich mi gu 'n dèanainn mo rathad gu baile mór a bha mu leth-cheud mìle bhuam; agus am mach ghabh mi. Mu àird fheasgair ràinig mi àite beag, far an robh coltas muilinn-shàbhaidh. Bha mi gu tràghadh le pathadh. Cha robh ach aon duine r' a fhaicinn mu 'n cuairt; agus dh' iarr mi deoch air.

" ' Beir do chasan leat cho luath 's a rinn thu riamh, a choin thuathaich!' ars esan. Bha gamhlas mór 'san àm ud eadar ceann-a-tuath is ceann-a-deas stàidean America; agus tha sibh a' tuigsinn, leis na bha de Ghaidheil a' cogadh leis a' cheann-a-tuath air son saorsa nan tràillean bochd, bha dùil aig an fhear so gu 'm b' Americanach bho 'n cheann-a-tuath mi, is dhiùlt e eadhon deoch-an-uisge dhomh.

" ' An dà,' arsa mi fhéin ris a rithis, ' bhithinn fada 'nur comain air son làn mo bheòil de 'n uisge fhuar, 's mi cho pàiteach.'

" Thog e cheann a rithis, is ars esan, ' Gabh a sìos do 'n abhainn an sin agus òl do leòir.'

"'Na 'm biodh uisge na h-aibhne math,' arsa mise, 'cha robh thus' air tobar a chladhach anns am bheil fichead troigh de dhoimhneachd.'

"Cha do fhreagair e mi. Choisich mi air mo shocair rathad an tobair. Thòisich mi gu réidh air leigeadh a sìos na bucaid leis an inneal a bha os cionn beul an tobair, ach, gu mi-fhortanach, chaidh rud-eiginn air aimhreit is thuit a' bhucaid sìos do 'n tobar le glag. Chuala mo charaid sud. Thog e cheann le feirg. 'Leigidh mis' fhaicinn duit,' ars esan. Leig e mach cù mór, fad-chluasach, robach, dubh, agus stuig e annam e. Thàinig a' bhrùid chugam a' donnalaich gus an do chuir a chàir-fhiaclan oillt orm. Rug mi air sgonn de mhaide, is dìreach nuair a bha e dol a leum a'm sgòrnan, thug mi 'n sgailc ud dhà an taobh a' chinn, is thuit e 'm preathall.

"'Mur an dèan an cù an gnothuch ort,' ars am fear a bha thall, 'nì mise; agus cha bhi mi fad uime.'

"Ghabh e stigh 'na leum dearg. Thuig mi 'sa mhionaid ciod e a bh' air aire. Cha mhò leotha sud duine thilgeil agus is motha le h-aon againne lon-dubh a thoirt a bhàin bhàrr craoibhe. Chunnaic mi gu 'n robh mo bheatha 'n geall na b' fhiach i, agus chuir mi romham gu 'n seasainn an làrach gus a' chuid mu dheireadh. Ghabh mi null. Sheas mi taobh an doruis, agus mo

chuaile daraich an tarruing. Thàinig am fear ud am mach 'na chabhaig, 's a ghunna chaol, fhada deas aige. Thug e sùil air mo shon-sa mu 'n tobar, agus mu 'n do mhothaich e gu 'n robh mi cho dlùth dha, bha mo lann os cionn a chinn. Bha mi ro-dhlùth dha air son e losgadh orm. Cha robh ùine aige air teicheadh air ais a stigh ; agus 's e rinn e teicheadh mu 'n cuairt an tighe. Thug mis' as a dhéigh 's am maide an tarruing agam. Cha b' urrainn dòmhsa esan a bhualadh, 's cha b' urrainn dàsan losgadh ormsa. Chaidh sinn aon leth-dusan uair mu 'n cuairt an tighe, 's cha robh uair a thigeadh e gu 'n dorus nach toireadh e ionnsuidh air dol a stigh ; ach cha robh ùine aige, neo bhiodh am maide mu 'n druim aige. Thionndadh e 'n gunna ormsa 's bheirinn-sa ionnsuidh air-san leis a' mhaide.

" Mu dheireadh thall, fhuair e cothrom air leum a stigh am fasgadh an tighe ; ach, ma fhuair, chaidh agam-s' air stràc goirt de 'n mhaide thoirt da an tobar an dà shlinnean, a thug air a bhi crathadh a chas 'na shìneadh air an ùrlar. Bha fhios agam nach biodh e fada 'sa phreathall, agus thàr mi as.

" Leum mi do churrachan a bha air bhog taobh na h-aibhne. Dh' iomair mi mach i le buillean làidir is mo shùil daonnan air an dorus. Mu dheireadh thàinig e mach. Chuir e 'n gunna

r' a shùil gu mionadach. Shìn mise mi-fhéin air ùrlar a' churrachain an àm. Chaidh an spreadhadh ud a mach, is thug luaidhe ghlas fead 'san uisge mu 'm thimcheall. Thog mi mo cheann is dìreach mar gu 'n loisgeadh tu air sgarbh, bha an t-uisge mu 'n cuairt a' churrachain 'na chobhair ghil. Chuir mi mo dhà làimh, le corragan sgaoilte, ri 'm shròin, is ghlaodh mi ' Slàn leat ' ris an aona bhruid dhuine bu mhotha thachair riamh orm.

"Coma leibh no co-dhiùbh, chaidh mi air tìr air taobh eile na h-aibhne; leig mi 'n currachan gu grunnd, a chur tuilleadh feirg air mo charaid, is thug mi a' choille orm. An déigh beagan coiseachd, thug mi mach tigh anns an d' fhuair mi biadh is deoch is leabaidh: mo dheagh ghabhail agam, théid mi 'n urras. Cha b' ionann idir 's a bhéist a dhiùlt eadhon an deoch uisge dhomh.

"Ach, co-dhiùbh, an déigh latha no dhà mar sin a chur seachad feadh nan tuathanach còire, thug mi mach ceann mo shlighe a rithis. Bha mi leam fhìn, ach mi gu sunndach, aotrom, ceòlar. Nuair bha mi mu thuaiream cùig mìle de 'm ceann-uidhe, 's i air tighinn fada 'san oidhche, chunnaic mi teine. Rinn mi air a stigh do 'n choille. Chuala mi cath seanachais, is nuair a thàinig mi 'm fradharc, chunnaic mi triùir fhear 'gan garadh fhéin mu 'n cuairt an

teine, agus aon leth-dusan each ag ionaltradh am measg nan craobh. Thuig mi gu 'n robh iad air a' cheart slighe rium fhéin, agus b' e sin dol a dh' ionnsuidh na faidhreach a bha ri bhi air a cumail an la-màireach, anns a' cheart bhaile gus an robh mi a' dol.

"Tha 'n ceart chleachdadh an sud 's a th' againn am Muile fhéin, an àm dol gu 'n fhaidhir Mhuilich. An uair a chunnaic mi 'n triùir fhear so mu 'n cuairt an teine 's na h-eich ag ionaltradh anns a' choille, thug e 'm chuimhne liuthaid uair a bha mi fhìn anns a' cheart suidheachadh a' cur seachad na h-oidhche fhoghair còmhla ri iomadh companach math, taobh Loch-bà no an Coille-chlachaig.

"Chaidh mi null far an robh na fir, agus chuir mi fàilte na h-oidhche orra. Shuidh mi mu choinneamh an teine. Sheall iad orm is dh' fhìdir iad ceann mo sheud 's mo shiubhail. Dh' innis mi sud daibh. Ach an sin rinn fear diubh lachan mór gàire a'm aodann.

"'Ha-ha-hà-à-à,' ars esan fad analach, 's e bualadh a dhà bhois gu cruaidh air a chéile; 'thachair sin romhaid,' ars esan, 'ach, 'ille mhaith, cha chreid mise gu 'n tachair sinn tuilleadh an déigh na h-oidhche so. Gabh do chreud 's do phaidir cho luath 's a rinn thu riamh; agus an sin ni mi fhìn 's tu fhéin a suas ar cunntas.'

"Sheall mi air. 'Am fear a bhuail mi 'm maide air!' Sheas a h-uile ròin a bh' air mo cheann. Bhrùchd fallus fuar troimh h-uile pìoc de 'm chraiceann. Dh' fhaisg mi mo làmhan is sheall mi gu nàdurra air mo chùlaibh.

"'A! cha dèan e 'n gnothuch,' ars esan, 'cha téid thu as oirre so a nochd mar a chaidh thu 'n là roimhe,' 's e beirsinn air mo bhana-charaid an t-sean mhusg mhór; 'ach ni mi so riut,' ars esan: 'gheibh thu cothrom, is ma thig thu as, is math; 's mur an tig—is math.'

"Bha triùir ann, 's cha dèanadh diùlt no doicheall feum.

"Chaidh mo cheangal a'm sheasamh ri craoibh. Chaidh a' mhusg a chur air stoc mu m' choinn-eamh, 's am baraille dìreach air m' uchd. Chaidh ceann an ròp a bha mu amhach fir de na h-eich a cheangal ri iarunn-còrraig na gunna, is nuair bha iad deas, 'A nis,' ars esan, 'cha ghabh sinn an còrr turuis riut. Mur a tarruing an t-each an t-iarunn-corraig mu 'm bi 'n t-àm againne falbh am màireach, gheibh thu as; ach ma thairneas—tuigidh tu féin an còrr. Ach, co-dhiùbh, beannachd leat aig an àm.'

"'Beannachd leat, beannachd leat,' ars an dithis eile cuideachd, is dh' fhalbh iad.

"Bha 'n ròpa 'na chuartagan air an làr. Na 'n toireadh an t-each aon leum le eagal as, no na 'n dèanadh a h-aon eile dhiubh sitir,

's gu 'n ruitheadh e chuca, bha mi ullamh. Bha mi an sin ag ochanaich 's a' gearan 's a' feuchainn a h-uile alt a bh' ann gu faotainn mu sgaoil; ach bha na sàis ro theann. Bha 'n t-each ag ionaltradh air aghaidh 's air aghaidh, an ròpa sìneadh 's a' sìneadh, 's am bàs na bu dlùithe 's na bu dlùithe dhòmhsa. Bha cuartag an déigh cuartaig de 'n ròpa air falbh cheana. Och, och! cha robh facal soileagain a chuala mi riamh a ghairm eich nach robh mi a' cur an céill feuch an tionndaidheadh e aghaidh ormsa. 'Prusó, prusó, prusó, a laochain!' Ach cha do rinn e ach pludaraich le shròin agus pìos eile de 'n ròpa thoirt leis. 'Prusó, prusó, prusó.' O, na 'n robh mi air chomas aon spìonadh a thoirt air. Pludar eile, is thug e a' chuartag mu dheireadh de 'n ròpa leis. Och, och! 's mi bha 'n làthair mo dheuchainn. Bha nis an ròpa 'g éirigh bhàrr a' ghruinnd. Bha feum greim a' chait a bhi cho math no bha crìoch air mo dhuan gu bràth. Thug mi 'n oidhirp mu dheireadh air mi fhìn a shàbhaladh agus, gu fortanach, leis a' ghréin bhi air éirigh 's air fàs teth, thàinig an ròpa am mach gus an d' fhuair mi tionndadh gu taobh eile na craoibhe. Bha mi nis ceart gu leòir; is mar bu luaithe dh' fhalbhadh an urchair 's e b' fhèarr dhòmhsa.

"Thòisich mi 'n sin air an each fhuadach air falbh le bhi glaodhaich 's a' breabadh mo chas. Cha dèanadh sud feum ach, gu fortanach, rinn

ſear de na h-eich eile sitir. Thog an t-each ris an robh mis' an earbsa a cheann. Ceum air aghaidh. Spìonadh air an ròpa. Nodadh goirid d'a cheann agus, tui! thug am peilear sgailc 'sa chraoibh. Thug a' choille ràn aisde. Leum na h-eich air gach taobh, is dhùisg na fir. Nìos ghabh iad. Phlùich mise mi fhìn air m' ais far an d' fhàg iad mi. Leig mi sìos mo cheann air m' uchd, lùb mi mo ghlùinean, is bha mi, ma b' fhìor, marbh. Thàinig iad sud, gu sunndach a' gabhail òrain, 's iad a' moladh cho math 's a dh'oibrich an ìnnleachd a rinn iad. Dh'fhuasgail iad an ròpa, agus thuit mise le glag air an làr.

"Bha mi an dòchas gu 'm fàgadh iad mi far an robh mi, no na 'm bitheadh iad cho caomhail 's gu 'n cuireadh iad fo 'n talamh mi, bha cho math dhomh am peilear fhéin a dhol annam. Ach na 'n toireadh iad a leithid so dh' oidhirp chneasda, chuir mi romham strìth a dhèanamh air faotainn as, le aon leum a thoirt asam, 's leis a bhreislich 'san rachadh iad leis an eagal, bhiodh cnaimh briste an corp gach fir dhiubh mu 'm biodh fios aca ceart ciod e a thachair.

"Ach, gu fortanach dhòmhsa, cha do rinn iad ach tòrr de mheanglain chraobh, a thilgeil air mo mhuin.

"'So,' arsa fear dhiubh, 'grodadh e an sin;' agus, gu cinnteach, cha mhór nach d' thug mi sgreuch asam nuair a chaidh bior de 'n chraoibh a'm aodann. Tharruing mi m' anail gu socrach

nuair a dh' fhalbh iad, is dh' éisd mi ri ciod e bha dol 'nam measg. Thòisich iad air òl a chòrr nach d' òl iad roimhe, 's cha b' fhada gus an do laigh iad thairis 'nan cadal leis an deoch.

"Nuair a chuala mi srann shocrach aca, dh' éirich mi. Ghabh mi 'n toiseach agam fhìn gu math le biadh is deoch. Thug mi 'n sin an acfhuinn bhàrr nan gunnachan. Chruinnich mi rithis na h-eich uile. Leum mi air druim fir aca, is nuair a ghuidh mi cadal math, socrach do na fir, dh' fhalbh mi dh' ionnsuidh a' bhaile.

"Ràinig mi, ach cha deach mi fada air m' aghaidh nuair a chaidh mo chur an sàs air son na h-eich a ghoid. Dh' innis mi mo sgeul mar a dh' innis mi dhuibhse. Mar dhearbhadh air mo sheanchas, thugadh mi, le buidhinn de 'n luchd-lagha, gus an àite anns an d' fhàg mi na fir. Bha iad 'nan cadal; ach fhuair iad garbh dhùsgadh. Chunnacas gu 'n robh an fhìrinn agamsa; agus, leis an eagal a ghabh na fir nuair chunnaic iad mise 'nam chorp slàinte, dh' aidich iad an cionta.

"B' iad so triùir mhèirleach cho mór 's a bha 'san dùthaich; agus fhuair a h-uile fear diubh fichead bliadhna prìosain. Sin agaibh a nis."

Dh' éisd sinn uile ri naigheachd Eachainn, agus 's iomadh lùb a chuir e air a' chuaich shìomain mu 'n d' thug e gu crìch i.

# OIGHRE 'N DÙIN-BHÀIN.*

BHA oighreachd an Dùin-bhàin, oighreachd a' Chnoic, agus oighreachd na Coille-móire, a' coinneachadh sròn ri sròin aig Eas-a'-choire. B' e Eas-a'-choire féin an t-aon eas bu bhrèagha 'san dùthaich—agus 's iomadh eas a th' innte. Chluinnteadh a thuraraich an trì oighreachdan. Nuair a bhiodh tuil an abhainn a' ghlinne, agus stoirm de ghaoth 'n ear air aodann Chruachain mhóir, bhiodh sìoban an eas 'na mhill mhóra, gheala,ag uisgeachadh fearann thrì uachdaran. Bha tigh mór gach oighreachd an sealladh a chéile, 'gan altrum, gach fear dhiubh, an uchd na beinne ; agus an cuid shimilearan mar an ceudna ag éirigh suas am measg chraobhan brèagha de 'n do chrath gaoth gharbh an fhoghair duill-eagan bòidheach iomadh samhraidh, agus de 'n do leagh grian bhlàth an earraich sneachd geal iomadh geamhraidh.

Bha aig Fear na Coille-móire an aon nighean a bu bhrèagha 's a bu shnasmhoire 'san dùthaich o cheann gu ceann. Cha bhiodh banais, no faidhir, no cruinneachadh eile 'sam biodh Iseabal

---

* Le cead A' Chomuinn Ghaidhealaich.

òg, nach toireadh i 'n t-urram as; agus sin le làn aonta gach mnatha 'san sgìreachd aig an robh nigheanan crìochnaichte iad féin: agus bu mhath an t-urram sin. Cha robh ionghnadh, ma tà, ged a bha sùil gach uasail òig air Iseabail.

B' iomadh gille òg smearail, le cuid is cuideachd, spréidh is ionmhas, a bha 'n geall oirre. 'Nam measg so, mar a h-aon 's mar a dhà—mar a their iad—bha oighre a' Chnoic. Bha sùil làidir aig a h-athair an oighre a' Chnoic a dh' Iseabail, a chionn gu 'm b' e a bu bheartaiche; ach bha sùil mhaoth, bhlàth, o chridhe làn gaoil, aig Iseabail òig an oighre 'n Dùin, a chionn gu 'm b' e a bu tlachdmhoire. Bu tearc iad a ghiùlaineadh iad féin 'san deise Ghaidhealaich cho uaibhreach, calma, fearail, ri Murchadh òg an Dùin. Cha do shuidh riamh an dìollaid a b' fhèarr a mharcaicheadh; cha do sheas an ruithle a b' fhèarr a dhannsadh; agus cha do chuir gunna r' a shùil a bu chinntiche a leagadh damh cabrach nan stùc na e. Bha e 'sna h-uile dòigh a dh' iarrteadh e, deas, dìreach, ealanta, buadhmhor; agus, mar a thubhairt mi, bha shùil-san innte-sa.

Cha 'n 'eil teagamh nach pòsadh iad, cuideachd, ri ùine mur a bhiodh aon rud sònraichte—agus, 's ann air sin a dh' ìnnseadh an sgeul—a thachair 's a bu reuson do Mhurchadh a chùlaibh a thoirt air an dùthaich fad mòran bhliadhnachan.

Thachair rud no dhà 'san ùine sin; agus b' ann diubh pòsadh Iseabail ri Sasunnach òg, beartach.

Air an oidhche air an do thachair an drideart a thug air Murchadh an dùthaich fhàgail, bha deireadh-bhuana air a ghleidheadh anns a' Choille-mhóir. Bha cuideachd mhór, àluinn an làthair, mar bu ghnàth do gach cruinneachadh de 'n t-seòrsa 'sa Ghaidhealtachd o shean: gillean fiughanta, fearail, foghainteach; ceatharnaich chalma, cholgarra, ghasda; agus mu 'n coinneamh maighdeannan nach robh mìr a' tair orra.

Mar a h-aon 's mar a dhà de na bha 'n làthair, bha oighre an Dùin is oighre a' Chnoic: dithis a bha 'n eud r' a chéile air son Iseabail. Bha 'n oidhche 'ga caitheamh gu sunndach, aighearach; fuaim fharumach aig casan sgiobalta air ùrlar lìobhanta; mac-talla nan creag ag aithris gu caithreamach an aodann gach stalla fuaim nan òran is ceòl na pìoba. Bha oighre an Dùin is oighre a' Chnoic a' strìth cò bu trice bhiodh an cuideachd Iseabail. Na 'm biodh i an ruithle leis an dara fear an tràth-s', bhiodh i leis an fhear eile a rithis.

Bha 'n t-slige dol mu 'n cuairt gu tric fad na h-oidhche; agus mar bu mhotha bha 'n deoch làidir a' gabhail ris na gillean, 's ann bu trice bha i a' dol mu 'n cuairt. Dh' éirich Murchadh òg an Dùin am meadhon na cuideachd, 's an

t-slige làn 'na làimh, agus ars esan, "Air slàinte sìol 'Ill-eathain anns gach àite 'm bheil iad: fìr mhór an Leithir, gillean dubha Bhròlais, agus garbh-bhrotaich an Rois." Thaom e 'n t-slige thairis, agus ars esan a rithis, "Cluichidh a nis Seumas bàn pìobaire 'Spaidsearachd Chloinn 'Ill-eathain.'"

Chuir Seumas a suas a phìob; ach mu 'n d' rinn e ach séid no dhà a chur 'sa mhàla, chuir oighre a' Chnoic cagar 'na chluais agus bonn òir 'na làimh. Lìonadh a' mhàla; thug am feadan 's na duis sgreuch asda còmhla. Bhuail Seumas bàn a lùdag gu loinneil an àm a' phìob a ghleusadh; thòisich e air spaidsearachd gu h-innich is dh' éisd a' chuideachd ri "Cruinn-eachadh Ghlinne-garadh." Shruth an ceòl mór am mach gu h-àluinn as an fheadan 's as na duis. Ghiùlain an osag an fhuaim, is thilg na cnuic gu chéile i.

Dh' éisd Murchadh greis; ach cha do thòisich Seumas bàn air an t-siubhal nuair a stad an ceòl. Leum Murchadh is thug e 'n gothaire á beul a' phìobaire, is mu 'n gann a bhàsaich fuaim a' chiùil 'sa chnoc a b' fhaide air falbh, bha ùpraid air ùrlar an t-sabhuil. "An ann a' toirt tamailt dòmhsa a tha thu?" ars esan ris a' phìobaire; agus, leis na facail, tharruing e a làmh. Thuit Seumas bàn 'na ghlag air an ùrlar. Bha ùb-àb feadh an tighe, is thug an

ceòl-gàire 's an fhearas-chuideachd àite do ghlaodhaich is do bhualadh bhas.

A dh' aindeoin na chaidh de sgil a chur an céill cha robh coltas tillidh air Seumas. Shìol-aidh fearg Mhurchaidh a sìos. Chunnaic e 'n cunnart 'san robh e; agus gun dàil smaointich e air an dùthaich a thoirt fo cheann. Dh'fhalbh e—aon mhac athar 's a mhàthar—'s mu 'n do dhèarrs grian bhuidhe na maidne foghair air cnocan glasa an Dùin, bha Murchadh astar math gu Galldachd.

Ràinig e Grianaig; ach cha robh e fad an sin nuair a fhuair e fios o mhac brathair-athar da gu 'n robh Seumas bàn marbh, 's gu 'm b' fhèarr dha teicheadh as an dùthaich. Ràinig an naigheachd so a chridhe gu mór: gu 'n robh e 'na mhurtair, gu 'm feumadh e teicheadh, 's nach faiceadh e a chuideachd gu bràth! Ach rinn e suas inntinn. An latha no dhà chaidh e air bòrd luinge 'na sheòladair.

Bha 'n long a' dol air thurus gu Astraillia, is bha Murchadh am beachd a fàgail thall agus a rathad a dhèanamh mar a b' fhèarr a dh' fhaodadh e gu Balarat, a dhèanamh fhortain aig an òr. Ach cha b' e fortan ach mi-fhortan a' cheud rud a thachair do Mhurchadh bochd. Chaidh an long a chall air taobh an iar na h-Aifric; agus b' e Murchadh fhéin an t-aon fhear de na bh' air bòrd a chaidh a shàbhaladh.

Shnàmh e gu sgairteil am measg nan tonnan móra; ach nuair a ràinig e cois na tuinne, na b' fhaide cha b' urrainn da dol. Bha e air tràigh chòmhnaird, ghil; ach bha e cho claoidhte leis a' ghàbhadh mhór as an d' thàinig e, 's nach d' rinn e ach imeachd astar beag air a mhàgan, 's e féin a shìneadh anns an fheamainn.

B' e beul an latha bh' ann; bha 'n iarmailt air a còmhdach le brataich thruim de neòil dhubha, a bha spùtadh am mach gaithean dèarrsach de theine, 's anns an robh na torruin a' nuallanaich gu h-oillteil. Bha 'n stoirm a' bùirich, 's an fhairge a' beucaich mar bheathach fiadhaich, 's na tonnan gàireach, geala 'gan cosg fhéin ris an tràigh. Thàinig cadal trom air Murchadh, ach, thar leis, mar gu 'm b' ann am bruadar, gu 'n cual e guth mu 'n do thuit suain air, a bha 'g ràdh gu muladach :—

"Faicibh oighre 'n Dùin 'sa chladach,
  Faicibh oighre 'n Dùin;
Faicibh oighre 'n Dùin 'na chadal,
  'S an cuan a' seinn da ciùil.

"Ach tillidh oighre 'n Dùin rinn fhathast,
  Tillidh oighre 'n Dùin;
Nuair thilleas Murchadh òg gu dhachaidh,
  Bidh sunnd is sùrd 'san Dùin."

Cha robh cuimhne aig Murchadh air a' chòrr. A' cheud fhosgladh a rinn e air a shùilean

fhuair e e-féin 'na shìneadh air leab-ùrlair am bothaig bhig, dhuibh, agus ceithir mnathan dubha mu 'n cuairt air a' freasdal gu coibhneil da.

An latha no dhà bha e cho math 's a bha e riamh, ach ceudan mìle o reachd 's o rian 's o chalachadh, 's am measg dhaoine dubha, borba, ach anns an robh nàdur glé choibhneil.

Thug e ceithir bliadhna 'nam measg mar so gu toilichte, tighinn beò air measan 's air sithinn mar a bha iad féin. Rinn se e-féin cho mór ri cleachduinnean na dùthcha 's nan treubhan borba so, gus an robh e ach gann ionann 's mar iad féin anns gach dòigh, ach gu 'n robh e geal; agus cha mhór nach do dhi-chuimhnich e sin féin. Cha toireadh a h-aon diubh bàrr air air muir no air monadh, agus thug e oileanachadh mór daibh ann a bhi togail thighean agus an oibreachadh a' ghruinnd as an robh iad a' toirt cuid mhóir d' an lòn.

Cha robh dùil aige ach gu 'm bàsaicheadh e 'san dùthaich fhiadhaich so, gus aon latha an d' thàinig soitheach mór dlùth do 'n chladach le ceò. Chaidh Murchadh air bòrd na luinge so le currach. Bu shoitheach Albanach i a bha dol gu ruig Astraillia. Rinn e féin 's an sgioba gàirdeachas mór r' a chéile. Ghabh e a thurus leis an luing, 's le deòir 'na shùilean, dh' fhàg e beannachd aig a chàirdean, na daoine dubha.

Ràinig an long a ceann-uidhe gu sàbhailte.

B' e sin Melbourne; 's cha bu luaithe fhuair Murchadh a chas air tìr na thug e aghaidh air Balarat. Choisich e a h-uile ceum de 'n rathad maille ri iomadh h-aon eile a bha air a' cheart turus. Ràinig iad, mu dheireadh, baile mór an òir; agus cha b' fhada gus an deach muinntireas a chur orra aig obair a thug fortan do phàirt agus mi-fhortan do phàirt eile. Ach bha Murchadh òg de 'n cheud phàirt.

Cha robh e mòran ùine 'san dùthaich nuair fhuair e toll òir da féin; agus thòisich am beartas air sruthadh chuige. An déigh a bhi fichead bliadhna am Balarat, smaointich e, o 'n a bha maoin gu leòir aige 's gun duine ann aig am fàgadh se e, gu 'n rachadh e a chosg a chòrr d' a bhliadhnachan air ais 's air aghaidh feadh na dùthcha is nam bailtean móra. Cha chual e sgeul riamh o 'n t-seann dùthaich; is b' àill leis nach cluinneadh, air eagal 's nach b' e sgeul ro thaitneach a bhiodh innte.

Co-dhiùbh, dh' fhàg e beannachd aig na tuill òir, agus dh' fhalbh e an cuideachd fear de na carbadan a bha giùlan an òir gus na tighean taisg anns na bailtean móra. Fhuair iad air an aghaidh gu math gus an robh iad a' dol troimh choille mhóir, far an robh an rathad gu math garbh, tolgach. An aon bhad b' fheudar do 'n charbad seasamh gus an cuirteadh as an rathad craobh mhór a bha tarsuinn air a cheum.

Anns a' mhionaid chaidh ionnsuidh a thoirt air a' chuideachd le luchd-reubainn. Thòisich losgadh air gach taobh; ach fhuair luchd dìon a' charbaid a' chuid bu mhiosa dheth, agus theich iad. Sheas Murchadh gus am fear mu dheireadh, 's e losgadh o chùl craoibhe. Ach, mu dheireadh, b' fheudar da a chasan a thoirt leis. An àm ruith le bheatha thuit e, agus, anns an dol sìos a bh' aige, thug peilear srann a' dol troimh fhalt. Dh' fhan e mar a bh' aige, agus shàbhail sin a bheatha dha; oir shaoil na robairean gu 'n robh e marbh, 's cha d' thug iad an còrr sùl air. Spùinn iad an carbad is dh' fhalbh iad an cabhaig.

Nuair a thog Murchadh a cheann, cha robh ri fhaicinn ach capull bàn a dh' fhàg na robairean 'nan déigh leis a' chabhaig. Bha i ag ionaltradh mu 'n cuairt; ach smaointich Murchadh o 'n a bu chapull searraich i, gu 'n toireadh i a h-aghaidh air an tigh gun dàil. B' ann mar sin a bha; agus lean e i air a shocair. Am beul an latha thàinig i coltas tighe tuathanaich; agus b' e sin tigh nan robairean.

Nuair a thàinig an latha air aghaidh gu math, chaidh e a stigh. Dh' innis e mar a dh' éirich dha an oidhche roimhe sud; is cha do ghabh e air gu 'n robh amharus 'sam bith aige orra-san; is cha mhò thuig iadsan gu 'n do bhrath an capull bàn iad. Rinn na robairean coibhneas

mór ris, agus bu bheag an dùil gu 'n do choinnich iad roimhe. Dh' fhan e 'nan cuideachd gu maduinn an là-màireach, agus nuair a dh' fhalbh e, chuir iad biadh is deoch leis.

Coma leibh na co-dhiùbh, cha deach e fada air a shlighe nuair a thachair marcaich air. Dh' fhoighnich e 'n rathad deth agus c' àite 'm faigheadh e tàmh car oidhche. Fhreagair Murchadh gu 'n robh tigh tuathanaich chòir beagan mhìltean roimhe far am faigheadh e aoidheachd gu là. "Tha droch ainm aig an tigh sin," ars an coigreach. Arsa Murchadh, "'S iad na daoine is cneasda thachair ormsa riamh; agus 's iomadh dorus a ràinig mi nis. 'S ann a ni iad gàirdeachas ri duine dhol an rathad a bheir dhaibh eachdraidh an t-saoghail, 's iad cho leathoireach. Sin mar a fhuair mise iad, co-dhiùbh; agus moladh gach neach mar a gheibh." An déigh greis a thoirt a' còmhradh taobh an rathaid mhóir, dh' fhàg iad beannachd bhlàth aig a chéile, is thug gach fear aghaidh air a cheann féin de 'n rathad.

Bha Murchadh glé thoilichte fhaotainn cuibhte 's a charaid. Chum e cluas ri claistinneachd an oidhche roimh sud, is bha fhios aige gu 'n tachradh fear de na robairean air an riochd coigrich mu 'n rachadh e ro fhad air aghaidh. Bha so a thogail brath ciod e barail Mhurchaidh orra; 's na 'n do thuig e an fhìor bharail sin,

cha deach Murchadh bochd na b' fhaide. Ach bha Murchadh cho seòlta ris an robair féin.

'Na dhéigh so thug Murchadh tri làithean is tri oidhcheannan air an t-slighe mu 'n do thachair smùid air. Bha e a' cadal am preasan chraobh, is a' tighinn beò air measan.

Ach air feasgar a' cheathramh latha, ràinig e bothag bheag, taobh an rathaid mhóir. Dh' iarr e cuid oidhche agus fhuair e sud gu fialaidh. Bha a' bhothag so sè mìle o bhaile, is cha robh innte ach aon duine a bha glacadh choineanach. Bha e ro-thoilichte companach fhaotainn aon oidhche fhéin. Agus nuair a fhuair Murchadh biadh is deoch is gabhail aige gu math, thòisich sgeulachdan is òrain mhatha Ghàidhlig, agus ceòl na pìoba—oir b' fhìor Ghaidheal a bha 'sa bhothaig.

Bha Murchadh a' dannsadh r' a fhaileas leis a' cheòl bheadarach. An déigh greis air ceòl meàrsaidh is ceòl dannsaidh, thuirt am pìobaire, "Cluichidh mi nis ceòl mór, ma thoilicheas tu." "Tha mi ro thoileach," arsa Murchadh. Chuir am pìobaire suas na duis a rithis ; lìonadh a' mhàla ; shiubhail na meòir gu smearail air an fheadan an àm gleusadh na pìoba. Thòisich an ceòl. Dh' éisd Murchadh le ceann crom, le sùilean làn, 's le osnaibh troma. Bha 'm pìobaire a' spaidsearachd le ceum socrach air ais is air aghaidh air an ùrlar.

Thaom an ceòl am mach, is bha gach lùb is gach car 'sa phort a' toirt dealbh na seann dachaidh fa chomhair Mhurchaidh. Thàinig a' cheud latha de na ceithir bliadhna fichead a shìn o 'n d' fhàg e 'n tigh, gu soilleir 'na làthair: sabhul nam Blàr-uaine, am bàl, Iseabal òg, an comunn greadhnach, Seumas bàn pìobaire, is athair 's a mhàthair fhéin le 'n cridheachan goirte. B' e "Cruinneachadh Ghlinne-garadh" a bh' ann.

Sguir an ceòl ealanta, is phlosg cridhe Mhurchaidh nuair a chuimhnich e gu 'n robh e fhathast mìltean de mhìltean o 'n dealbh air an do sheall e 'na inntinn. Ach shuidh am pìobaire 's e féin fo sgleò. Las e a phìob thombaca, is nuair a thòisich an ceò liath air dìreadh 'na chuartagan 's 'na chearcail ghrinn a suas gus na sparan, ars esan, le osnaich thruim, "Cha 'n 'eil uair a chluicheas mi 'm port ud, 's mi leam fhéin an so, nach bi mulad orm 's nach bi mi smaointinn air aon rud sònruichte a thachair mu 'n d' fhàg mi 'n tigh."

Chuir e caoran ris a' phìob, a chasan bac-air-oireig, is dh' éisd Murchadh le ionghnadh. An robh neach eile ann d' an robh a' cheart phort ud a' toirt dachaidh cuimhneachain cho math ris féin? An robh am pìobaire 'sa cheart suidheachadh 'san robh esan? Dh' éisd e gu mion ris an sgeul.

"Bha mise," ars am pìobaire, "oidhche shòn-ruichte aig deireadh-bhuana. Bha dithis ghillean òga, gasda, an sin an eud da chéile air son nighinn bhrèagha de bhana-choimhearsnach daibh; agus dh' iarr fear diubh ormsa, air son fearg a chur air an fhear eile, 'Spaidsearachd Chloinn 'Ill-eathain' a chluich. Dh' iarr am fear eile, an cagar, 's e a' cur gini òir 'nam làimh, 'Cruinneachadh Ghlinne-garadh' a chluich. Thòisich mi air a' phort; ghabh Murchadh òg mo rùin, 's an deoch air, sud gu h-olc. Thug e leum chugam, agus gun mhòran a ràdh, bhuail e mi. Thuit mi mar phloc air an ùrlar. Bha mi gun diog a sìos no a nìos agam fad thri uairean. Shaoileas gu 'n robh mi marbh; ach, le sgil, thàinig mi mu 'n cuairt.

"Co-dhiùbh, mu 'n d'fhosgail mi mo shùilean, no eadhon, mu 'n d' thug mi a' cheud phlosg asam, thug oighre bòidheach an Dùin-bhàin gu bràth a chul air an dùthaich. Chualas gu 'n do sheòl e air luing mhóir thrì crann am mach á Grianaig. Ach chaidh a chall, is cha chualas guth riamh air duine de na bha air bòrd. Shaoil an gille bochd gu 'n robh mise marbh, is theich e. Thig na deòir 'nam shùilean fathast nuair a chuimhnicheas mi air."

Thiormaich am pìobaire a shùilean; las e 'n creatha a rithis; ach mu 'n gann a tharruinn e aon toit, dh' éirich Murchadh, 's e gus an so

balbh, dall, mar h-aon fo gheasaibh; chuir e a dhà làimh mu mhuineal a' phìobaire is phòg e gun stad e.

"A Sheumais bhàin, eudail," ars esan, "am bheil thu beò fathast, ged is iomadh deur goirt a leig mi agus ceum allabanach a thug mi air son do bhàis o chionn ceithir bliadhna fichead? Is mise Murchadh òg an Dùin! An aithnich thu idir mi? A Sheumais, a rùin, a rùin!" Agus chaoin Murchadh a rithis le toil-inntinn 's le gàirdeachas.

"Tha mi 'gad aithneachadh a nis, a Mhurchaidh, ach ma leigeas tu fhaicinn domh am miann a tha fo d' chìch dheis bithidh mi cinnteach gur tu a th' ann."

Rinn Murchadh sud. Rinn na fir gàirdeachas mór r' a chéile. Shuidh iad taobh an teine a' chuid a b' fhèarr de 'n oidhche; agus b' iomadh naigheachd a dh' aithris iad da chéile.

Bha Murchadh an là-màireach na bu toilichte na bha e còrr math agus fichead bliadhna roimhe sud. Rinn e suas inntinn air ball dol dachaidh; agus rinn Seumas bàn an ni ceudna, 's e fhéin an déigh fortan a dheanamh cuideachd.

A dheanamh naigheachd ghoirid de naigheachd fhada, bhrath Murchadh na robairean is fhuair e airgead-cinn mór. 'Na dhéigh sin, sheòl e féin agus Seumas bàn dhachaidh. Ràinig iad tìr nam beann gu sàbhailte. Rinn

an càirdean—na bha beò dhiubh—gàirdeachas mór riutha. Bha athair is mathair Mhurchaidh fhathast an tìr nam beò, agus bha toileachadh thar tomhais orra an aona mhac a thilleadh beò slàn a shealbhachadh oighreachd athraichean.

Bu bhuille ghoirt do mhac brathair athar Murchadh a thogail a chinn. B' ann an dòchas Murchadh a dh' fhuireach air falbh a sgrìobh e chuige na breugan mu Sheumas bàn, is gu 'm faigheadh e féin an oighreachd. Ach, gu h-iongantach, thill oighre dligheach an Dùin.

Iomadh latha an déigh tilleadh dhachaidh, is minic a chuimhnich Murchadh, nuair a bhiodh e air a shean eòlas am measg nan cnoc 's nan glac 's nam preas, air a' cheòl neònach a chual e nuair a bha e air a thilgeadh air cladach fhiadhaich na h-Aifric :—

**" Faicibh oighre 'n Dùin 'sa chladach,**
**Faicibh oighre 'n Dùin ;**
**Faicibh oighre 'n Dùin 'na chadal,**
**'S an cuan a' seinn da ciùil.**

**" Ach tillidh oighre 'n Dùin rinn fhathast,**
**Tillidh oighre 'n Dùin ;**
**Nuair thilleas Murchadh òg gu dhachaidh,**
**Bidh sunnd is sùrd 'san Dùn."**

AGUS THACHAIR SIN.

**Publisher & Bookseller**
**by**
**Special Appointment**



**To Her late Majesty**
**Queen Victoria.**

# A LIST OF BOOKS

PUBLISHED BY

# ALEX. GARDNER, PAISLEY.

*Aitken.*—Love in Its Tenderness. By J. R. Aitken. 3s. 6d.
*Anderson.*—Morison-Grant.—Life, Letters, and Last Poems of Lewis Morison-Grant. By Jessie Annie Anderson. 4s. 6d.
*Anderson.*—Verses at Random. By "Thistle" M. C. Anderson. 2s. 6d. nett.
*Anton.*—The Flywheel: and What Keeps Us Steady. By Rev. Peter Anton. 3s. 6d. nett.
—— Staying Power: Reconsiderations and Recreations. By Rev. Peter Anton. 3s. 6d. nett.
*A. O. M.*—Two Brothers. By A. O. M. 2s. 6d.
*Auld.*—Lyrics of Labour and other Poems. By Thomas C. Auld.
*Ayles.*—Gillicolane. By Grueber Ayles. 4s. 6d.
*Aytoun.*—The Braes o' Balquhidder. By Douglas Aytoun. 6s.
*Ballingal.*—A Prince of Edom. By J. Ballingal, B.D. 2s. 6d.
*Barclay.*—A Renewal in the Church. By Rev. P. Barclay, M.A. 2s. 6d. nett.
*Beatty.*—The Secretar. By W. Beatty. 6s.
—— The Shadow of the Purple. By W. Beatty. 2s. 6d.
"*Belinda's Husband.*"—Plain Papers on Subjects Light and Grave. By "Belinda's Husband." 2s. 6d. nett.
*Beveridge.*—Sma' Folk and Bairn Days. Translated from the Norse by the Rev. John Beveridge, M.A., B.D. 4s. 6d.
*Bilton.*—The Four Gospels. By Ernest Bilton. 2s. 6d.
*Blair.*—The Paisley Thread Industry and the Men who Created and Developed It. By Matthew Blair. 6s. nett.
—— The Paisley Shawl and the Men who Produced It. By Matthew Blair. 7s. 6d. nett.
*Bogatsky.*—A Golden Treasury for the Children of God. By Rev. C. H. V. Bogatsky. Cloth, 2s. Cloth gilt, 2s. 6d.
*Boston.*—A Soliloquy on the Art of Man-Fishing. By Mr. Thomas Boston, A.M. 1s. 6d. nett.
*Brown.*—To Those About to Marry: Dont! Without a Practical Guide. By M. Harriette Brown. 1s. nett.
*Brownlie.*—Hymns of the Holy Eastern Church. Translated by Rev. John Brownlie. 3s. 6d. nett.
—— Hymns from the Greek Office Books: Together with Centos and Suggestions. Translated by Rev. John Brownlie. 3s. 6d. nett.
—— Hymns from the East. Translated by Rev. John Brownlie. 3s. 6d. nett.
*Buchan.*—The Ballad Minstrelsy of Scotland. By Patrick Buchan. 5s.
The Songs of Scotland. Chronologically Arranged. 5s.. Uniform with above.
*Bute.*—Coronations — Chiefly Scottish. By the Marquess of Bute, K.T. 7s. 6d. nett.
—— Essays on Foreign Subjects. By the Marquess of Bute, K.T. 10s.
—— Seven Essays on Christian Greece. Translated by the Marquess of [illegible] K.T. 7s. 6d.
*Calder.*—Poems of Life and Work. By Robert H. Calder. 2s. 6d. net

*Campbell.*—Notes on the Ecclesiastical Antiquities of Eastwood Parish. By the late Rev. George Campbell. 12s. 6d. and 25s. nett.
*Campbell*—Popular Tales of the West Highlands. By the late J. F. Campbell, Islay. Four vols. 7s. 6d. each.
*Campbell.*—The Elder's Prayer-Book. By Rev. Wm. Campbell, B.D. 1s.
*Carslaw.*—Heroes of the Scottish Covenant. By Rev. W. H. Carslaw, D.D.
Vol. I.—James Guthrie, of Fenwick.
II.—Donald Cargill, of the Barony, Glasgow.
III.—James Renwick, the last of the Martyrs.
1s. 6d. nett each. The three vols. in one, 3s. 6d. nett.
—— Six Martyrs of the First and Second Reformations. By Rev. W. H. Carslaw, D.D. 2s. nett.
—— Exiles of the Covenant. By Rev. W. H. Carslaw, D.D.
*Chalmers.*—Chalmers' Caledonia. 25s. and 40s. per vol. Vol. VIII.—the Index—sold separately, 15s. and 25s. nett.
*Cheviot.*—Proverbs, Proverbial Expressions, and Popular Rhymes of Scotland. By Andrew Cheviot. 6s. nett.
"*Claverhouse.*"—Gretna Green and Its Traditions. By "Claverhouse." 1s. nett
*Colvin.*—Bell Roger's Loon, and other Stories. By Margaret Colvin. 1s. 6d.
*Cook.*—In a Far Country. By Rev. Thomas Cook, M.A. 3s.
*Craib.*—America and the Americans. By Rev. A. Craib. 3s. 6d.
*Craigie.*—Scandinavian Folk Lore. By W. A. Craigie, M.A., F.S.A. 7s. 6d.
*Crawley-Boevey.*—Beyond Cloudland. By S. M. Crawley-Boevey. 5s.
*Darling.*—Songs from Silence. By Isabella F. Darling. 2s. 6d. nett.
*Downie.* The Early Home of Richard Cameron. By J. Downie, M.A. 1s. nett.
*Drummond.*—Life of Robert Nicoll. By the late P. R. Drummond, Perth. 5s.
*Edgar.*—Old Church Life in Scotland. By Andrew Edgar, D.D. 7s. 6d.
—— The Bibles of England. By Andrew Edgar, D.D. 7s. 6d.
*Eyre-Todd.*—The Glasgow Poets. Edited by George Eyre-Todd. 7s. 6d. nett.
*Fergusson.*—Alexander Hume. By R. Menzies Fergusson, M.A. 5s. nett.
—— A Student of Nature. By R. Menzies Fergusson, M.A. 4s. nett.
—— A Village Poet. By R. Menzies Fergusson, M.A. 3s. 6d. nett.
—— Rambles in the Far North. By R. Menzies Fergusson, M.A. 3s. and 2s.
*Fergusson.*—Logie: A Parish History. By R. Menzies Fergusson, M.A. 2 vols. 15s. nett. each vol.
—— The Viking's Bride, and other Poems. By R. Menzies Fergusson, M.A. 3s.
*Ferguson.*—The King's Friend. By Dugald Ferguson. 3s. 6d.
*Ferguson.*—The Poems of Robert Ferguson. Edited by Robt. Ford. 5s. nett.
*Fife.*—And I Knew It Not. By David Fife. 3s. 6d. nett.
*Findlay.*—Medici Carmina. By William Findlay, M.D. 3s. 6d. nett.
—— Ayrshire Idylls of Other Days. By "George Umber." 5s.
—— In My City Garden. By "George Umber." 6s.
—— Robert Burns and the Medical Profession. By William Findlay, M.D. ("George Umber.") 6s. nett.
*Fittis.*—Curious Episodes in Scottish History. By R. Scott Fittis. 6s.
—— Heroines of Scotland. By R. Scott Fittis. 6s.
—— Romantic Narratives from Scottish History and Tradition. By R. Scott Fittis. 6s.
*Fleming.*—Ancient Castles and Mansions of Stirling Nobility. By J. S. Fleming, F.S.A. 21s. nett.
*Ford.*—American Humourists. Selected and edited by Robert Ford. 3s. 6d.
—— Auld Scots Ballants. 6s.
—— Ballads of Bairnhood. Selected and edited by Robert Ford. 5s.
—— Ballads of Babyland. Selected and edited by Robert Ford. 5s.
—— Children's Rhymes, Games, Songs, and Stories. By R. Ford. 3s. 6d. nett.
—— Ford's Own Humorous Scotch Stories. 1st and 2nd Series, 1s. each nett. Both Series in 1 vol., 2s. 6d. nett.
—— Poems and Songs of Alexander Rodger. Edited by Robert Ford. 3s. 6d. nett.
—— Tayside Songs and other Verses. By Robert Ford. 3s. 6d. nett.

*Ford.*—The Harp of Perthshire. Edited by Robert Ford. 15s. and 7s. 6d.
—— Thistledown. By Robert Ford. 3s. 6d. and 1s. nett.
—— Vagabond Songs and Ballads of Scotland. Edited by R. Ford. 5s. nett.
—— Miller's "Willie Winkie," and other Songs and Poems. Edited by Robert Ford. 3s. 6d. nett.
—— The Heroines of Burns. By Robert Ford. 3s. 6d. nett.
—— Popular American Readings. Popular English Readings. Popular Irish Readings, Popular Scotch Readings. Edited by Robert Ford. 1s. each. Also in one vol., 4s.
Gardner's Verse for Schools. Parts I. and II. 6d. nett each part.
*Gentles.*—A Plea for the Restoration of Paisley Abbey. By Rev. T. Gentles, D.D. 1s.
*Gough.*—Scotland in 1298. Edited by Henry Gough. 21s.
—— The Itinerary of King Edward the First, as far as relates to his Expeditions against Scotland, 1286–1307. By Henry Gough. 2 vols. 30s. nett.
*Granger.*- The Average Man, and other Sermons. By the late Rev. William Granger, M.A., Ayr. 3s. 6d. nett.
*Greethead.*- Our Future. Edited by Miss Greethead. 1s. 6d.
*Grey.*—The Misanthrope's Heir. By Cyril Grey. 2s. nett.
*Grosart.*—The Verse and Miscellaneous Prose of Alexander Wilson, the Ornithologist of America. Edited by Rev. A. B. Grosart, LL.D. 12s. 6d.
*Hall.*- The Art of Being Happy. The Art of Being Healthy. The Art of Being Successful. By Rev. Charles A. Hall. 1s. nett each. In one vol., 3s. nett.
*Hall.*—Edith Watson. By Sydney Hall. 3s. 6d.
*Hanton.*—Drifted Northward. By T. Hanton. 1s.
*Harvey.*—Scottish Chapbook Literature. By William Harvey. 3s. 6d. nett.
*Hatherly.*—A Treatise on Byzantine Music. By Rev. S. G. Hatherly, Mus. Bac. (Oxon.). 6s. and 4s.
"God Save the Queen." Supplementary to Dr. Hatherly's Treatise. 2s.
*Henderson.*—Anecdotes and Recollections of A. K. H. B. By Rev. D. R. Henderson, M.A. 6d. nett.
*Henderson.*—Lady Nairne and Her Songs. By Rev. George Henderson, M.A., B.D., Monzie, Crieff. 2s. 6d. nett and 2s. nett.
*Hewat.*—Half-Hours at the Manse. By the Rev. Kirkwood Hewat, M.A., F.S.A. (Scot.), Prestwick. 3s. 6d.
—— In the Olden Times. By Rev. Kirkwood Hewat, M.A., etc. 4s. nett.
Hill-A-Hoy-O. By a "Country Cousin." 2s. 6d.
*Hogg.*—A Tour in the Highlands in 1803. By James Hogg. 2s. 6d.
—— Memoir of James Hogg, the Ettrick Shepherd. By his daughter. 5s.
*Holmes.*—The Teaching of Modern Languages in Schools and Colleges. By D. T. Holmes, B.A. 2s. nett.
*Hume.*—The Practice of Sanctification. By Alexander Hume, B.A. 1s. nett.
*Hutcheson.*—Maisie Warden. By J. D. Hutcheson. 5s.
Isobel Burns (Mrs. Begg). By her Grandson. 2s. 6d.
*James.*—Poems and Fragments. By Charles James. 3s. 6d.
*Jamieson.*—Jamieson's Scottish Dictionary. Edited by David Donaldson, F.E.I.S. 5 vols., £8 17s. 6d.; Large Paper, £14.
——— New Supplementary Volume (being Vol. V. of above). Edited by David Donaldson, F.E.I.S. 27s. 6d. and 42s.
*Johnson.*—A Journey to the Western Islands of Scotland in 1773. By Samuel Johnson, LL.D. New Edition. 2s. 6d. nett.
*Kennedy.*—David Kennedy, the Scottish Singer: Reminiscences of his Life and Work. By Marjory Kennedy. And Singing Round the World: a Narrative of his Colonial Tours. By David Kennedy, Jun. 7s. 6d.
*Kennedy.*—Reminiscences of Walt Whitman. By William Sloane Kennedy, Camden, N.J. 6s.
*Ker.*—Mother Lodge, Kilwinning, "The Ancient Lodge of Scotland." By Rev. W. Lee Ker, Kilwinning. 4s. 6d.
*Kilgour.*—Twenty Years on Ben Nevis. By Wm. T. Kilgour. 2/6 & 1/6 nett.
*Laing.*—The Buke of the Howlat. By Dr. Laing. 12s. 6d.

*Latto.*—Hew Ainslie: a Pilgrimage to the Land of Burns. Edited by Thomas C. Latto. 6s.
*Latto.*—Memorials of Auld Lang Syne. By Thomas C. Latto. 4s. 6d. and 2s. 6d.
*Law.*—Dreams o' Hame, and other Scotch Poems. By James D. Law. 6s.
*Lumsden.*—Thoughts for Book Lovers. By Harry S. Lumsden. 2s.
*Macbremen.*—Breezes from John o' Groats. By MacBremen. 3s. 6d.
——— The Death of Lady Wallace: a Poem. By MacBremen. 1s.
*M'Cormick.*—Three Lectures on English Literature. By W. S. M'Cormick, M.A. 3s. 6d. nett.
*Macdonald.*—The Husband to Get and to Be. Edited by G. G. Macdonald. 1s. nett.
——— The Wife to Get. 2s. 6d. nett.
*McClelland.*—The Church and Parish of Inchinnan. By the Rev. Robert McClelland, minister of the Parish. 3s. 6d. nett.
*M'Ewen.*—Life Assurance. What to Select. By Robert M'Ewen, Cambus. 3d.
*Macfarlane.*—The Harp of the Scottish Covenant. Poems, Songs, and Ballads collected by John Macfarlane. 6s.
*Macintosh.* - Irvindale Chimes. By John Macintosh. 4s. nett.
——— A Popular Life of Robert Burns. By John Macintosh. 2s. 6d. nett.
*Mackay.*—Where the Heather Grows. By George A. Mackay. 2s. 6d.
*Mackean.*—The King's Quhair. Done into English by Wm. Mackean. 3s. 6d.
*M'Gown.*—Ten Bunyan Talks. By G. W. T. M'Gown. 2s. nett.
——— A Primer of Burns. By G. W. T. M'Gown. 1s. nett.
*M'Kean.*—The Young Naturalists. A Book for Boys and Girls. By Minnie M'Kean. 1st and 2nd Series. 1s. each.
*M'Kellar.*—Greece: Her Hopes and Troubles. By Campbell M'Kellar. 1s.
*M'Kerlie.*—History of the Lands and their Owners in Galloway. By the late P. H. M'Kerlie, F.S.A. Scot., F.R.G.S., etc. 2 vols. 25s. nett.
*MacKenzie.*—History of Kilbarchan Parish. By Robert D. MacKenzie, minister of the Parish. 21s. nett. Large Paper, 35s. nett.
*MacKenzie.*—History of the Outer Hebrides. By William C. MacKenzie. 12s. 6d. nett. Large Paper, 21s.
——— The Lady of Hirta. By Wm. C. MacKenzie, F.S.A. Scot. 6s.
——— A Short History of the Scottish Highlands and Isles. By Wm. C. MacKenzie. New Edition. 5s. nett.
*Macleod.*—Wallace: a Poem. By Neil Macleod. 1s., post free.
*McMillan.*—Mainly About Robert Bruce. By Alec McMillan, M.A. 1s. nett.
*Mackintosh.*—The History of Civilisation in Scotland. By John Mackintosh, LL.D. 4 vols. £4 4s. Calf Extra, £5 5s. Large Paper, £6 6s.
*MacNicol.*—Dare MacDonald. By E. R. MacNicol. 5s.
*Macpherson.*—History of the Church in Scotland. By Rev. John Macpherson, M.A. 7s. 6d.
*Macrae.*– A Feast of Fun. By Rev. David Macrae. 3s. 6d.
——— Book of Blunders. By Rev. David Macrae. 1s.
——— National Humour. By Rev. David Macrae. 3s. 6d.
——— The Railway Chase, and other Sketches. By Rev. David Macrae. 1s.
——— Popping the Question, and other Sketches. By Rev. David Macrae. 1s. The above two volumes in one, 2s.
*Mather.*—Poems. By James Mather. 4s.
——— Poems. Second Series. By James Mather. 5s. nett.
*Maughan.*—Rosneath: Past and Present. By W. C. Maughan. 5s.
——— The Garelochside. By W. C. Maughan. 7s. 6d.
——— Picturesque Musselburgh and Its Golf Links. By W. C. Maughan. Cloth, 1s. 6d. Paper covers, 1s. nett.
*Menzies.*—Illustrated Guide to the Vale of Yarrow. By James M. Menzies. 1s. 6d. nett.
*Menzies.*—National Religion. By Rev. Allan Menzies, D.D., St. Andrews. 5s.
*Menzies.*—Provincial Sketches and other Verses. By G. K. Menzies. 2s. 6d. nett.
*Metcalfe.*—SS. Ninian and Machor—the Legends of, in the Scottish Dialect of the Fourteenth Century. By W. M. Metcalfe, D.D. 10s. 6d. nett. On Whatman Paper, 15s. nett.

*Metcalfe.*—A History of the Shire of Renfrew from the Earliest Times down to the Close of the Nineteenth Century. By W. M. Metcalfe, D.D., F.S.A. 25s. nett. On Whatman Paper, 40s.
——— Charters and Documents relating to the Burgh of Paisley. By W. M. Metcalfe, D.D. 21s. nett.
——— Ancient Lives of the Scottish Saints. Translated by W. M. Metcalfe, D.D. 15s. On Whatman Paper, 25s.
——— Pinkerton's Lives of the Scottish Saints. Revised and enlarged by W. M. Metcalfe, D.D. 2 vols. 15s. per vol.
——— The Natural Truth of Christianity. Edited by W. M. Metcalfe, D.D. 5s.
——— The Reasonableness of Christianity. By W. M. Metcalfe, D.D. 5s.
*Metcalfe.*—The Great Palace of Constantinople. Translated from the Greek of Dr. A. G. Paspates, by William Metcalfe, B.D. 10s. 6d.
*Miller.*—Selections from the Works of Hugh Miller. Edited by W. M. Mackenzie, M.A., F.S.A. (Scot.). 3s. 6d.
*Mitchell.*—A Popular History of the Highlands and Gaelic Scotland. By Dugald Mitchell, M.D., J.P. 12s. 6d. nett.
*Mitchell.*—Jephtha: a Drama. Translated by A. G. Mitchell. 3s. 6d. nett.
——— John the Baptist: a Drama. Translated by A. G. Mitchell. 3s. 6d. nett.
*Morison-Grant.*—Protomantis, and other Poems. By L. Morison-Grant. 6s.
*Motherwell.*—Poems and Songs. By William Motherwell. 6s.
*Mowat.*—Search Light. By G. H. Mowat. 2s. 6d. nett.
*Munro.*—Burns' Highland Mary. By Archibald Munro. 3s.
*Munro.*—Schleiermacher. By Robt. Munro, B.D., Old Kilpatrick. 4s. 6d. nett.
*Murray.*—A Handbook of Psychology. By J. Clark Murray, LL.D., F.R.S.C., M'Gill College, Montreal. 7s. 6d.
——— An Introduction to Ethics. By J. Clark Murray, LL.D., etc. 6s. 6d.
——— A Sketch of the Life and Times of the late David Murray, Esq., Provost of Paisley. By his son, J. Clark Murray, LL.D., etc. 4s.
——— Solomon Maimon. Translated by J. Clark Murray, LL.D., etc. 6s.
*Murray.*—Kilmacolm: a Parish History. By Rev. Jas. Murray, M.A. 6s. nett.
——— Life in Scotland a Hundred Years Ago. By Rev. James Murray, M.A. Second and Enlarged Edition. 3s. 6d. nett.
*Murray.*—The Black Book of Paisley and other Manuscripts of the Scotichronicon. By David Murray, LL.D., F.S.A., Scot. 12s. 6d.
*Mursell.*—The Waggon and the Star. By Walter A. Mursell. 2s. 6d. nett.
*Naismith.*—The Young Draper's Guide to Success. By W. Naismith. 1/6 nett.
*Nicoll.*—Warp and Woof: Hesps of Homespun Yarns. By David M. Nicoll. 1s. Cloth, 1s. 6d.
*Nicolson.*—Tales of Thule. By John Nicolson. 2s.
*Ochiltree.*—Redburn. By Henry Ochiltree. 5s.
On Heather Hills. 2 vols. 21s.
*Paton.*—Honouring God. By Rev. James A. Paton, M.A. 4s. 6d.
——— Balmanno: a Study in Social Regeneration. By Rev. James A. Paton, D.D. 1s. 6d. Paper Covers, 1s.
*Patterson.*—The "Cyclops" of Euripides. Edited by John Patterson, B.A. (Harvard), Louisville, Kentucky, U.S.A. 4s. 6d.
*Perin.*—Divine Breathings. By Christopher Perin. 1s.
*Phelps.*—The Still Hour. By Rev. Austen Phelps. 6d.
*Phillips.*—Cora Linn. By J. G. Phillips. 3s. 6d., post free.
——— James Macpherson the Highland Freebooter. By J. G. Phillips. 3s. 6d.
*Philp.*—The River and the City. By Rev. George Philp, Glasgow. 6d.
*Rae-Brown.*—The Shadow on the Manse. By Campbell Rae-Brown. 3s. 6d.
*Reid.*—A Cameronian Apostle. By Professor Reid, D.D. 6s.
*Reid.*—Poems, Songs, and Sonnets. By Robert Reid (Rob Wanlock). 5s.
*Reid.*—Problems of this Life—Social and Sacred. By W. Reid. 2s. 6d. nett.
Renfrewshire. Archæological and Historical Survey of the County, under the direction of several eminent antiquaries. Lochwinnoch. With numerous Plates. 2 vols. 25s. per vol. Large Paper, 37s. 6d.
Renfrewshire—Geographical and Historical. 3d.
*Renwick.*—Poems and Sonnets. By James Renwick. 2s. 6d.

*Roberts.*—A Short Proof that Greek was the Language of Christ. By the late Professor Roberts, D.D., St. Andrews. 2s. 6d.
*Robertson.*—Jockie, and other Songs and Ballads. By A. S. Robertson. 1s. 6d.
*Robertson.*—Practical First Aid. By Wm. Robertson, M.D., D.P.H. 1s. 6d. nett.
——— The Stone of Dunalter. By Wm. Robertson, M.D., D.P.H. 3s. 6d.
*Robertson.*—The Lords of Cuningham. By Wm. Robertson. 5s.
*Ross.*—Highland Mary. Edited by John D. Ross. 2s. 6d.
—— Random Sketches on Scottish Subjects. By John D. Ross. 2s. 6d.
—— Round Burns' Grave. The Paeans and Dirges of Many Bards. Gathered together by John D. Ross. 3s. 6d.
*Ross.*—In the Highlands, and other Poems. By G. R. T. Ross. 3s. 6d. nett.
*Ross.*—Kingcraft in Scotland. By Peter Ross, LL.D. 6s.
*Roy.*—Lilias Carment; or, For Better for Worse. By Gordon Roy. 6s.
*Russell.*—Three Years in Shetland. By Rev. John Russell, M.A. 3s. 6d.
Scotland Eighty Years Ago. Thirty-two Fine Copperplate Etchings of the Chief Towns and their Surroundings. £5 5s. to subscribers only.
*Scott.*—Lectures for Club and Cloister. By A. Boyd Scott. 3s. 6d. nett.
*Seath.*—Rhymes and Lyrics. By Wm. Seath. 3s. 6d. nett.
Silver Aims and Golden Anchors. A Text-Book. 1s. nett.
*Simpson.*—Familiar Scottish Birds. By A. Nicol Simpson, F.Z.S. 2s.
——— Familiar Scottish Animals. By A. Nicol Simpson, F.Z.S. 2s.
——— Bobbie Guthrie: a Scotch Laddie. By A. N. Simpson, F.Z.S. 2s. 6d. nett.
*Skinner.*—That Loon o' Baxter's. By Rev. J. Skinner. 2s.
*Smith.*—Scottish Athletic Sports. By W. M'Combie Smith. 1s. 6d.
*Smith.*—The Dalbroom Folks. By Rev. J. Smith, M.A., B.D. 2 vols. 6s.
*Smith.*—The New Testament in Braid Scots. Rendered by Rev. Wm. Wye Smith. New Edition. 6s. nett.
*Snodgrass.*—Wit, Wisdom, and Pathos, from the Prose of Heinrich Heine. Selected and translated by J. Snodgrass. 6s.
*Stephen.*—Divine and Human Influence. By Rev. R. Stephen, M.A. 5s. nett.
*Stewart.*—The Church of Scotland. By Richard Morris Stewart. 7s. 6d.
*Story.*—Health Haunts of the Riviera and South-West of France. By Very Rev. Principal Story, D.D. 3s.
—— St. Modan of Rosneath. By the Very Rev. Principal Story, D.D. 2s.
*Sturrock.*—Our Present Hope and Our Future Home. By Rev. J. B. Sturrock. 2s. 6d. nett.
*Sutherland.*—The Selected Works of Robert Burns. Edited by Rhona Sutherland. Crown 4to. 430 pp. With Illustrations. Price 5s. nett. Or in various Bindings—Prices on application.
*Symington.*—Hints to Our Boys. By A. J. Symington. 1s. 6d.
*Tannahill.*—Poems and Songs of Robert Tannahill. Edited by the late David Semple, F.S.A. New Edition. 3s. 6d. nett.
*Taylor.*—The Autobiography of Peter Taylor. 3s. 6d.
*Taylor.*—Twelve Favourite Hymns: their Messages and their Writers. By Rev. Wm. Taylor, M.A. 2s. nett.
The Knight of Snowdon; or, The Saxon and the Gael. 2s. 6d.
*Tweeddale.*—Dunty the Droll. By John Tweeddale. 1s.
*Urie.*—Reminiscences of 80 Years. By John Urie.
*Veitch.*—The Dean's Daughter. By Sophie F. F. Veitch. 3s. 6d.
Free Church, Old Cumnock. 7s. 6d. nett.
*Watt.*—Selected Metrical Psalms and Paraphrases. Selected and edited by R. MacLean Watt, M.A., B.D. 1s. nett.
*Whyte.*—Naigheachdan Firinneach (True Stories). Vol. I. Translated into Gaelic by Henry Whyte ("Fionn"). 3s. 6d. nett. Vol. II. in the Press.
*Mac-Choinnich.*—Eachdraidh a' Phrionnsa; no, Bliadhna Thearlaich (The Jacobite Rising of 1745). Le Iain Mac-Choinnich. New Edition. 5s. nett.
*Williamson.*—Cartsburn and Cartsdyke. By G. Williamson. 25s. and 42s.
——— Old Greenock. Second Series. Uniform with above.
*Wright.*—Laird Nicoll's Kitchen, and other Sketches of Scottish Life and Manners. By Joseph Wright. 2s. 6d. nett.

## MANUALS FOR THE HOUSEHOLD.

Cookery for Working Men's Wives. By Martha H. Gordon. 1d.; post free, 2d. Large Type Edition, 3d.; post free, 4d.
Indigestion. By Florence Stacpoole. 2d.; post free, 2½d.
Our Babies, and How to Take Care of Them. By Florence Stacpoole. 3d.; post free, 4d.
The Home Doctor. By Florence Stacpoole. 3d.; post free, 4½d.

## THE "JENNY WREN" SERIES. 6d. each. Post free, 8d.

A Treatise on the Cooking of Big Joints.
Dainty Dishes for Dinners, Luncheons, and Suppers.
Dishes of Fishes: How to Prepare Them.
Sauces, Seasonings, and Salads.
The Art of Preparing Puddings, Tarts, Jellies, etc.
The Art of Preparing Soups, Stews, Hashes, and Ragouts.
The Complete Art of Dinner-Giving.

